# MARBHRAINN

AGUS

# DÀNA SPORADAIL EILE:

LE

# IAIN MORASTAN

A BHA NA FHEAR—CEASNACHAIDH AIG AN EAGLAIS
SHAOIR ANNS NA

# H-EARRADH.

AGUS

# IOMRADH AITHGHEARR

AIR

## AN UGHDAIR

LE

## ALASTAIR MAC 'ILLEAIN.

---

TORONTO:
CLÒDH-BHUAILTE LE LOVELL AGUS GIBSON.
1861.

# IOMRADH AITHGHEARR

AIR

# IAIN MORASTAN,

***Ughdair na 'n Dànaibh a Leanas.***

---

RUGADH Iain Morastan anns na H-earradh, ann an Siorramachd Inbhirnis, mu thimchioll a bhliadhna 1790; agus chaochail e 's 'a bhliadhna 1852. Agus gun teagamh dh' fheudadh e ràdh mar thubhairt Iacob ri Pharaoh: "Bu tearc agus olc làithean bhliadhnacha mo bheatha, agus cha d' ràinig iad laithean bhlianacha beatha m' aithriche ann an laithibh an cuairte-san."—Gen. xlvii. 9. Bha briathran an t' Salmadair freagarrach dhà re a chuairt san fhasach: "Is lionmhor amhgharan an fhirein, ach asda air fad saoraidh an Tighearna e."—Salm xxxiv. 19.

Be chèaird ris an do thogadh Iain Morastan ann an laithan oige a ghoibhneachd. Lean e chèaird so iomadh bliadhna; agus bha e na ghobha ainmeil. Ge d' a bha mise eolach air, cha' n' eil fios agam co a bhliadhna san do dh' fhosgail an Tighearna a thuigse, agus anns an robh e air iompachadh o dhorchadas gu solus, agus o chumhachd Shatain gu Dia. Ach tha fios agam nach robh e ach na dhuine òg, nuair a dhùisg an Tighearna e. San àm an d' rugadh an t-Ughdair, cha robh an Soisgeul 's na H-earradh, no ann 's na h-Eileanan bha timchioll air. Be Eilean Leobhais (Lewis), a chèud aon diubh, dh' fhiosraich an Tighearn le solus Soisgeil glormhor chriosd. San àm so cha robh guth an turtuir ri chluinntinn

's an tir. Gidheadh, bha Ministeirean 's na cearnan ud san àm so. Ach ma bha cha b' fheàrr iad na Sagairt a Phàpa. Se bha annta na daill a treorachadh na 'n daill do 'n chlais.

Cha mhó 's urrainn mi ràdh co bha na mheadhoin fo laimh an Tighearn air iompachadh. Ach se mo bheachd ma bha neach sam bith seasamh san daimh sin dha, gùm be an t' urramach agus an diadhair mor saothrachail Dr. Domhnullach na Toisidheachd; agus 's iomadh aon bhàrr air dan robh seirbhis an t-soisgeulaiche ud air a bheannachadh. Nuair bha an Dr. Domhnullach air a thurus do Eilean H-iorta thaoghail e 's na H-earradh agus shearmonaich e ann; agus air a chuid is lugha feudaidh sinn a ràdh gun robh an Gobha air ùrachadh gu mor leis na chuala e uaithe. Feudaidh e bhith gur ann ris an àm so tha briathran an ughdair anns an Dàn: "Tha Duin òg a 's seann duin agam," 'g 'amharc mar tha e 'g radh:

"Nuair thàinig an t-òg am ionnsaidh
Fhuair e 'n Seann duine na dhùsal,
'Sa cheud fhàilte a rinn e dhùsgadh
Sud fo lùirich bheïreadh braidean.
Air a bhonn do chaidh an còmhrag
Tarruing lànn ro ghleusd' air gheòiread,
Fhuair an Seann duin buille-leònaidh
Nach cuir e ra bheo as altaibh."

Nuair chaidh Iain Morastan a dhùsgadh chaidh a dhùsgadh da rireadh. "Is sibhse," ars Criosd, "solus an t-saoghail, cha 'n fheudar baile a ta air a shuidheachadh air sliabh fholach. Agus cha las daoine coinneal, chum gu 'n cuir iad i fuidh shoitheach, ach ann an coinnleir, agus ni i solus do na bheil a stigh."—Mata v. 14, 15. Sann mar sin thachair do 'n ughdair so: nuair a shoillsich an Tighearn e, thainig e gu bhi ann 's na H-earradh na "lochran lasarach agus dealrach;" agus bha iomadh "toileach car tamuill gàirdeachas a dheanamh 'na sholus. Nuair dhàmhairc e mu 'n cuairt agus a

chunnaic e dorchadas na Ministeirean, aineolas agus saobh-chreidimh an t' sluaigh, cosmhuil ri Samson: "Thoisich Spiorad an Tighearna r'a bhrosnachadh air uairibh;" agus cosmhuil ri Pol ann an baile na h-Aithne, "bha a spiorad air a bhrosnuchadh ann, do bhrigh gu 'm fac e am baile lan iodhol-aoraidh."—Gniomh. xvii. 16. Air ball shearmonaich e Criosda don t-sluagh, agus thug e rabhadh dhoibh gu teicheadh on fheirg a ta ri teachd. Bha e ris a ghoibhneachd re an latha, agus a searmonachadh an t-Soisgeil mar bu trice na h-uile oidhche. Dh' fheudadh e da rireadh ràdh mar thubhairt Iacob: "Mar so bha mi; san là chlaoidh an teas mi, agus an reotha san oidhche; agus dhealaich mo chodal ri m' shuilibh." Ann an seirbheis an Tighearna bha e mar bha luchd togail an teampuill; "le aon laimh anns an obair, agus leis an laimh eile chum e gath."—Neh. iv. 17. Ach bha lamh an Tighearna gu cumhachdach maille ris; agus chreid aireamh mhor, agus phill iad chum an Tighearna.

Ach cha robh an obair bha so a córdadh ris na Ministeirean; agus uime sin cosmhuil ris na h-àrd-shagairt agus na Phairisich "thubhairt iad, ciod a tha sinn 'a deanamh? Oir a ta an duine so deanamh mòrain mhiorbhuile. Ma leigeas sinn leis air an dòigh so, creididh na h-uile dhaoine ann."—Eoin xi. 47, 48. Cha robh Ministeir soisgeulach aca riamh sna H-earradh gu 's o chionn beagan bhlianacha. Agus be sin an t' aobhar airson an deachaidh an gobha agus na Ministeirean an aghaidh a chéile. Cha be a chréud no iarrtus bhi 'n 'aghaidh Mhinisteirean, coslach ri siochairean bochda tha 'n duil gum bheil iad nan daoine soilleir diadhaidh nuair tha 'm féin spéis agus an aineolas gam buaireadh gu eiridh suas an aghaidh ordugh agus deagh-riaghhailt. Cha bann idir chum bhi na dhuine mòr os cionn sluaigh thug e rabhadh dhoibh thaobh teagasgan mearachdach na Ministeirean; ach thaobh a churaim do ghloir Dhia, agus a thruais do n' anamana neo-bhasmhor. Bha e mar shalann anns an tir anns an robh a chomh-

nuidh. Bha beannachd an Tighearna n' cois a sheirbhis, agus bha moran don t-sluagh air an toirt chum eolais na firinn air chor agus gu 'n do dh' fhag iad na Ministeirean. Ach cha robh iad gun Mhinisteir nuair bha e fein aca. Gidheadh bha easan 'g 'ionndrainn gu mòr nach robh fear-iùil soisgeulach na 'm measg.

Thionndaidh an sluagh mu dheireadh cho mor n' aghaidh na 'n truaghain do Luch-tuarasdail Mhinisteirean bha a chlèir agus am Pàtron a suidheachadh nam measg, agus gum b' eigin do 'n chléir na saighdeirean thoirt a Inbhirnis chum na gad-aichean agus na fir-reubainn chur suas air sheol eile.—Eoin x. 1. Ach cha d' eisd na caoraich ri guth na n' coigreach ud. Bha pobull an Tighearna s' na H-earradh san àm so, agus anns na h-Eileanaibh mu 'n cuairt, ann an daorsa chruaidh le Ministeirean gun ghras. Bha eadhoin am beatha searbh dhoibh le daorsa chruaidh. Sann an sin thubhairt an Gobha:

Ged tha sinn fo àmhghar
A nis 's ro dhuilich:
'S luchd teagaisg gu 'n ghràs
Air teachd oirnn ga b' oil leinn,
Tha gealladh dhuinn nach fagair
Fo chùing sinn aig luchd Patroin
Oir thig ar saors 'o 'n àirde
Le slàint as sonas,
Tha ar Buachaill gàisgeil,
'S bheir e buaidh a mach dhuinn
S leis féin ar coir fuasglaidh
O 'n daorsa air teachd oirnn.
'S feitheamaid gu ciallach
A nis car tamuill,
Gus an d' thig comhlionadh
Dhuinn air a ghealladh,
'S nach bi clèir ann diadhaidh
Le aineart oirnn a riaghladh,

Oir gheibh sinn fuasgladh fiorghlan
Ri 'n fhiach dhuinn fantuinn,
Tha 'n t-am ruinn a teannadh
Faisg air laimh le cabhaig
'S theid cinn-iuil na 'n dall
A mach o 'r càmp a sgaradh.

Anns na h-amannan dorcha so, bha an tearc dhuisg Spiorad an Tighearn gus an cunnart thaobh naduir fhaicinn sna cearnan ud agus a chuir gras Dhe gluasad air n' innigh airson Chriosd, cosmhuil ris na Grengaich bhochda bha "am measg na muinntir a chaidh suas chum aoradh dheanamh aig an fhéill," agus bha "ag ràdh," "A thighearna, bu mhiann linn Iosa fhaicinn."—Eoin xii. 20. Bha iad gun amharus cosmhuil ris na "Druidhean thainig o' n àird an ear gu Ierusalem. Ag radh, c' àit am bheil Righ sin nan Iudhach a' ta air a bhreth, oir chunnaic sinne a reult san àird an ear, agus a ta sinn air teachd a thabhairt aoraidh dha."—Mata. ii. 1. Bu tric bha na deòiridhean so an suidheachadh na h-Eaglais nuair bha i 'g 'radh: "Air mo leabaidh anns an oidche dh' iarr mi an ti d' am bheil gràdh aig m' anam: dh'-iarr mi e, ach cha d' fhuair mi e. Eiridh mi a nis, agus théid mi mu 'n cuairt anns a chaithir, anns na sraidibh, agus anns na slighibh farsuinn, iarraidh mi easan d' am bheil gràdh aig m' anam; dh' iarr mi e, ach cha' d' fhuair mi e. Thachair orm an luchdfaire à dol mu 'n cuairt anns a chaithir: Am faca sibh an ti d' am bheil gràdh aig m' anam."—Dan. iii. 1. Fhuair an luchd-faire a bha dol air an cuairt sa' chaithir mi; bhuail iad mi, lot iad mi; thug luchd coimhid nam balla m' fhalluinn dhiom."—Dan. v. 7. Sann mar so gun teagamh bhuin a chlèir ris na h-anamanna bha gu bronach 'g iarraidh Chriosda sna h-eileanan an iar sna laithean ud. Bha bruidealas agus aingidheachd, misgearachd agus raoitealachd na clèir aig a leithid dh' àirde sna laithean so, agus nach creideadh daoine nach fhaca leithid, gur firinn tha ann ge d' chuireadh neach fo 'n comhair e. Neach sam bith ghabhadh air fein urnuigh

chur suas ri Dia, no na Sgriobtuirean a leughadh na theaghlach, shearmonaicheadh na Ministeirean air an t' sabaid air mur chealgaire agus mur Phairiseach; agus dheanadh iad an uile dhichioll chleachdadh ris an Uachdaran chum an tilgeadh as an tigh agus as am fearann agus an cur air falbh as an dùthaich. Ach burrainn am fuigheall bha aig an Tighearne a rèir taghadh a ghrais san tir a ràdh: "Cha deachaidh mi ach beagan air m'aghaidh uatha, 'nuair a fhuair mi esan d' am bheil gràdh aig m' anam; rinn mi greim air, agus cha leiginn as e, gus an d' thug mi e do thigh mo mhathar agus d 'a seòmars-a a rug mi."—Dan. iii. 4. Bha na ceud-thoraidhean bha aig an Tighearna sna tirean ud na muinntir threun: "O anmhuinneachd a rinneadh neartmhor, a dh' fhas treun ann an cath a chuir air theicheadh armailte na cóimheach." Agus gun teagamh cha robh neach dhiubh na bu ghaisgeile na Iain Morastan ann an seirbhis an Tighearna. Bhuilich an Tighearaa air tàlanna mór agus grasan mòra agus cha be folach san talamh a rinn e.

Ach ann bhi labhairt air na céud-thoraidhean bha aig an Tighearna sna tirean so, feumaidh mi iomradh aithgear dheanamh air Fionnla Munro, duine bochd a thainig o thuath, agus chaidh mun cuairt a searmonachadh Chriosda 's na h-eileanan an iar. 'nuair bha an sluagh gu spioradail fo dhorachadas dh' fheudtadh laimhsicheadh. Cha'n'eil mi an amharus nach be gràdh Chriosda agus truas do 'n t' sluagh 'dh 'eignich e gu 's a dhol mun cuairt nam measg. Cha mhò tha mi an teagamh, o na chuala mi thaobh an duine so, nach robh cuid do nitheana maille ris, nach bu mhisde e bhi uaithe; agus co e an neach nach'eil sin fior mu thimchioll ann an tomhas mor na beag. Ach gabhaidh mise orm a ràdh gum bu duine èudmhor agus diadhaidh Fionnla Munro: agus a bharr air sin, nach deachaidh duine riamh do 'n tir 's an do thogadh mi 's mo bheannaich an Tighearna shaothair 's an t' Soisgeul na 'n duine bochd simplidh so. Feudaidh mi ràdh gur e chuir an siol air tus san tir, agus gum bheil cuid da chloinn 's an Tighearna

beo innte fhathast, ged tha cuid tha nis na 'n codal. Dh' fheudadh e ràdh riu mur thubhairt Pol ris na Corintianaich: "Nach sibhse m' obair 's an Tighearna? Mur' eil mi a' m' Abstol do dhaoinibh eile, gidheadh gu cinnteach tha mi dhuibhse; oir is sibhse seula m' abstolachd ann 's an Tighearna." Ach fhuair an duine simplidh so a sharachudh sna cearnan ud. Bha chlèir air boile na aghaidh, agus bha an sluagh aineolach agus borb a buintinn gu bruideil ris anns gach aite. Ach dh-fheudadh e ràdh: "Gidheadh sheas an Tighearna làimh rium, agus neartaich e mi, chum triomsa gu'm biodh an searmonachadh air a lan fhoillseachach; agus gun cluineadh na cinnich uile e; agus shaoradh mi a beul an leómhain."—2 Tim. iv. 17. Cha bann le oirdheirceas cainnte, no gliocais a chaidh Fionnla Munro a chur an céill teisteis Dhe. San a bha e cosmhuil ri Eoin Baiste, searmonaiche na fasaich, "Aig an robh chulaidh do fhionna chàmhal: agus crios leathair aige timchioll a leasraidh; agus d' am bu bhiadh locuist agus mil-fhiadhaich."—Mata. iii 4.

Bha Domhnull Munro san Eilean Sgiathanach (Skye) Iain Moristan sna H-earradh, agus beagan eile nach robh cho iomraideach riusan, mur a "Neul beag cosmhuil ri bois duine a' g' eirigh as an fhairge bha leigeadh ris gun robh uisge mòr faisg air laimh." Bha iad mar a chraoibh fhige bha nochdadh gu 'n robh an samhradh am fagus, thaobh an duillich a bha iad a cur a mach. A rèir sin tha Morastan 'g ràdh san òran:

Tha duilleach na craoibh fhige
Aig innse mar theachdair',
Gu bheil samhradh siochail
A tighin am fagus.

Gu 'n teagamh bha Domhnull Munro sna h-Eileananan a niar mur bha an colman a thainig a dh-ionnsuidh Noah le duilleag craoibh ola na ghob, a bha leigeadh ris dha gun robh àm fhuasglaidh dlu do laimh. Bha an t-Eilean Sgiathanach san àm ud fo neul trom agus fo dhorchadas tiugh. Feudaidh e bhith gun do leugh an leughadair mu thimchioll nighean òg

bha air a dusgadh 's an Eilean Sgiathanach agus air a gluasad chum an Tighearna iarraidh. Bha i dol mu 'n cuairt san tir agus a feorach do gach aon am burrainn iad eolas sam bith thoirt dhith air Dia; agus cha robh duine san tir da'm b'aithne a trioblaid. Lean i air a cuairt do thirean eile, feorach mur bha i falbh: "Ann faca sibh an ti d' am bheil gràdh aig m' anam?" Agus chaidh i air a h-aghaidh gus an d' fhuair i easan da 'n robh gràdh aig a h-anam; rinn i greim air agus cha leigeadh i as e, gus an d' thug i e do thigh a màthar, agus da seòmar-sa a rug i. B' iongantach da rireadh deiligein an Tighearna ri Domhnull Munro, thug e uaithe a fhradharc 'nuar bha e na leanabh; agus an deigh sin thug e dha leithid do dh' ungadh on àirde, maille ri cuibhrionn dhubailte da Spiorad, agus nach robh duine ann na latha bu mhò chaidh mach ann an lànachd beannachaidh Soisgeil Chriosda no easan. Rinn an Spiorad Naomha gun amharus an duine dall na Mhinisteir foghainteach an Tiomnaidh Nuaidh. Dh' fheudadh e ràdh, "Air aon ni tha fhios agam; air dhomh bhi dall: gu bheil mi nis a' faicinn." Nach iongantach da rireadh obair an Tighearna; nuair chuir e Maois do' n Eiphit, bhà an duine ciuin a gearain agus ag ràdh, "Co mise, gu 'n rachainn a dh'ionnsuidh Pharaoh, agus gu 'n tugainn a mach clann Israeil as an Eiphit." "O mo Thighearna, cha duine deas chainnteach mi aon chuid roimhe so, no o'n àm san do labhair thusa ri d 'sheirbhiseach: do bhrigh gu bheil mi mall ann an cainnt, agus mall ann an teangaidh." "Agus thubhairt an Tighearna ris, Cò a rinn beul an duine? No co a rinn am balbh, no 'm bodhar, no 'n ti a chi, no 'n dall? Nach mise an Tighearna."—Exodus iv. 10, 11. Bu mhiànn leam iomradh a dheanamh air an fhirean urramach so, air an robh mòr mheas aig Iain Morastan, ma' r chi sinn o'n Mharbh-rann rinn e dha, agus a tha againn san leabhar so, ach cha' n' fheud mi an còr a ràdh aig an am so, ach a mhain an leughadair chur an cuimhne briathran Phoil: "Ach roghnuich Dia nithe aimeadach an t' saoghbail, chum gu 'n cuireadh e nàire air na

daoinaibh glice; agus roghnuich Dia nithe anmhunn an t' saoghail, chum gun cuireadh e gu nàire na nithe cumhachdach ionnus nach deanadh feoil sam bith uaill na f hiannuis." —1 Cor. i. 27, 29.

Ach chum pilleadh ri Iain Morastan. Bha easan nis gach la sa chuing, a giulan uallach agus teas an là. Agus le beannachd an Tighearna air a shaothair, thainig na H-earradh ann an tomhas mor gu eolas an t' Soisgeil. Thainig an sluagh an coimeas ri cuid do na h-Eileanan eile ma 'n cuairt gu 's bhi mar f hearann Ghosen. Chaidh iomradh agus cliu a Ghobha 'nis am fad 's am farsuinn. Bha a chleir làn eagail roimhe; agus bha aobhar aca, oir cha b' f hearr iad na leanaban ri aghaidh. Dh' f hag an sluagh na truaghain Mhinisteirean bha aca mar dhinnis mi cheanna agus lean iad easan, agus cha robh Ministeir an Alba bu shaothrachaile am measg sluaigh no bha an Gobha na measg san. 'Siomadh là fann agus sgith, bronach agus dubhach bha aige airson aobhar Chriosda nam measg, 'g amharc mach airson, agus a feitheamh, ri sàorsa agus fuasgladh na h-Eaglais: agus pobull an Tighearna uile san tìr "a deanamh bith-urnuigh ri Dia" gu 'n cuireadh e Teachdaire soisgeulach da 'n ionnsuidh leis am biodh iad air am beathachadh. Ach bha gach Ministeir ùr bha teachd nam measg, taisbeanadh nach robh ann ach coigreach agus fear tuarasdail. Agus do bhrigh gu 'm bu choigrich do Chriosda iad, cha b' urrainn iad ionaltradh thoirt do na caoraich, agus cha 'n eisdeadh na caoraich riu; ach sann bha iad teicheadh uapa. Agus chluinn sinn an Ghobha gearain air an doigh so:

"Tha sinn fann le strì
Sgith 's a gabhail fadachd,
Gus am faigh sinn sìth
Le libhrigeadh farsuing."

Gidheadh bha Iain Moristan togail suas a shuilean chum nam beann o 'n tigeadh a chabhair. Agus bha e mur an céudna cumail suas misneach agus cridhe pobuill an Tighearn san tir, ann bhi cur an ceill doibh mur labhair Ioseph ri bhràithribh,

gu 'n amhairceadh Dia gu cinnteach orra agus gu 'n fiosraicheadh e iad: "Agus cha do chuir e an amharus gealladh Dhè le mi-chreidimh; ach bha e làidir an creidimh, a toirt gloire do Dhia."—Rom. iv. 20. Agus mar thubhairt Pol mu Mhaois "bha e laidir na inntinn, mar neach a bha faicinn an ti a ta neo-fhaicsinneach."—Eabh xi. 27. Agus air dha bhi mur so "a tuigsinn comharan na h-aimsir;" cosmhuil ri Eliah a thubhairt ri Ahab mu 'n d' thàinig an t-uisge idir: "Eirich suas, ith agus ol; oir tha fuaim pailteas uisge ann;" bha e nochdadh da luchd dùthcha gu 'n robh àm saorsa agus fuasglaidh na h-eaglais dlùth do laimh, agus gu 'n robh "fuaim siubhail ann am mullach chraobh na smeur;" agus iadsan bhi gluasad, agus gu 'n rachadh an Tighearna mach rompa agus gu 'm buaileadh e feachd na "gaduichean agus an luch reubainn" leis an robh iad air an sarachadh. Agus labhair e air an doigh so:

"Se nis an tim dhuibh bhi saothreach
Gun fhois 's gun sgios ach nar duisg,
Mar bha Daniel dìlis
Bu tric na shineadh san smur,
A leugh san fhàidh Irimia
Fior àm an libhrig bhi dlù,
Tre 'n d' fhuair e taisbeanadh cinnteach
Air aobhar aoibhnis o thurs.
Eaglais shaor a chaomh chàirdean
'S gearr na laithibh gu lèir
Gus an cluinn sibh cìoidh Labain
Sibh air fhagail gun treùd,
'S o na faicinn an là sin
Baoibhinn gaire o 'm bhèul,
Bhi ga chluinntinn le àrd-ghuth
Ri gal sa ranaich na 'n dèe.
Ged robh casaid a nàmhaid
Ribh aig ràdh le bèum
Gun do chreach sibh tigh Labain
Dheth chuid àilleagan brèig."

Sheall e dhoibh mar an ceudna anns na briathran a leanas mur rachadh an saorsa oibreachadh a mach, agus mur rachadh na naimhdean a sgapadh; agus mar ghabhadh Criosda pàirt na h-Eaglais mar fhear-posda seasamh airson a chèile:

"'S gheibh a chèile a còir bhreith
A dheóin no a dh' aindeóin.
Bheir an Righ a torachd
A mach le 'lannaibh,
Leis gach ait' a lionadh
Le corpaibh luchd-an-riaghlaidh,
A sharuich i gu h-iosal
'S bha dian gu casgairt:
Eisdidh e rà h-athchuing,
'S theid a saors thoirt seachad;
Ged bhiodh fuil an-diadhach
Cho àrd ri srian na 'n eachaibh.
'S théid a chlèir a sgapadh
'S druidear beul na 'm madadh,
'S cha bhi aon ag eisdeachd
Luchd reubainn no luchd gadachd.
Cha bhi luchd na 'n stipin
'S na 'n glibean farsuing,
Ghoid steach o 's iosal
Airson am beartas;
Ri teùmadh nam firean
'Sa claoidh na muinntir dhileas,
A sheasas taobh na firinn
Gu dion mar ghaisgich."

Ach chaidh glaodh agus osnaich pobull an Tighearna an Alba, agus gu h-araidh anns a ghaeltachd suas gu Dia airson na daorsa anns an robh iad. Agus chunnaic an Tighearna gu cinnteach amhghar a shluaigh, agus chuala e' n glaodh; oir baithne dha an doilgheas. Dh' fhurtaich agus dh fhuasgail an Tighearna air oighreachd, agus i sgith: agus dheasaich e na mhaitheas do na daoinibh bochda. Thainig là an dear-

bhaidh mu dheireadh; oir bu là dearbhaidh e cho maith ri là saorsa; agus bha moran an Alba dh' fheudadh a ràdh mar thubhairt an t-àrd-cheannard ri Pòl: "Is mòr an t-suim air an do cheannaich mise an t-saorsa so." Tha mi ciallachadh là briseadh a mach, no là dealachaidh na h-Eaglais. Nuair a threig Ministeirean na h-Eaglais Saoire am beathachadh airson crun Chriosda agus saorsa na h-Eaglais. Bha iomadh do phobull an Tighearna an Alba san am ud cosmhuil ri Simeon agus Anna, da 'n do dh-fhoillsich an Spiorad Naomh nach faiceadh iad bàs gu 's am faiceadh iad saorsa na h-Eaglais air oibreachadh a mach. Agus nuair chaidh innse dhoibh gun do thilg Teachdairean Chriosda cuing na staid dhiubh mar thilg Daibhidh luireach Shauil dheth, agus cosmhuil risan gu 'n do ghabh iad am bata na 'n laimh, bha iad cosmhuil ri Iacob, nuair chaidh innse dha gu 'n robh Ioseph fathast beo, agus a chunnaic e na carbadan chuir e ga ghiùlan, dhath-bheothaich an spiorad. Bha cuid nach do chreid an sgeul an tùs, troimh aoibhneas, oir bha iad lan iongantais, cosmhuil ri Peadar nuair thug an t-aingeal mach as a phriosan e, shaoil iad gu 'm bu taisbean chunnaic iad. Ach thainig iad so gus a ràdh maille ris an Eaglais o shean:

"'N 'tra thug Iehobhah air a h-ais
Bruid Shioin, b' ionnan sinn
Is daoine chunnaic aisling mhòr
'Sa mhosgail as an suain.
Lìonadh ar beul le gàire an sin,
'Sar teangadh fos le ceòl
Am measg nan cinneach thubhairt iad,
Rinn Dia dhoibh bearta mòr."

Cha mhòr bha an Alba bu mhò rinn ghairdeachas ris an là so na Iain Morastan, agus cha mhòr bha innte bu mhò dh' fhuiling a rèir a chranuchur airson na h-Eaglais-saoire, agus bu mhò rinn a rèir inbhe chum a neartachadh, no easan. Chaidh e mu 'n cuairt troimh na h-Eileanan an iar aig an àm ud chum an soilleireachadh agus an dleasdanas a chur fa 'n comhair

thaobh na h-Eaglais. Agus gu 'n teagamh bha e 'g innse na firinn gu 'n bhrosgal ri Ministeir no ri uachdaran. Ach nuair phill e dhachaidh da thigh fein fhuair e dorus a thigh-oibre air a ghlasadh air. Dhruid am Baillidh dorus na ceardaich air, agus cha 'n fhaigheadh e] lamh chur air ord na air innean. Ach rinn an Eaglais Shaor Ceisteir dheth, agus thog e tigh air an taobh 'n Ear do na H-earradh, agus be sin an tigh 's an do bhasaich e. 'S iomadh duine bochd chaill a thigh agus fhearann 's an àm ud sna h-Eileanan an iar, agus gu h-araidh an Uist, airson na h-Eaglais Shaoir. Neach bheireadh a thigh do na Ministeirean chum searmonachaidh ann, rachadh chur as an dùthach, agus bha aig an t-sluagh a shamhradh agus do gheamhradh ri cruinneachadh chum sierbhis an Tighearna air na cnoic agus air na slèibhtean. Tha e furasda an diugh fuaim agus boilich dheanamh mu Eaglais Shaoir thaobh agus nach caill daoine ni ris, ach cha robh e cho furasda an là ud. Thaobh staid na h-Eaglais steidhichte labhair Iain Morastan ris an t' sluagh air a mhodh so:

"Cha bheag am bron san cradh anama
Dhuibh san aimsir so fein,
Staid bhur mathar on d' fhalbh sibh
Gu crion air seargadh o freumh,
Fo dhris na bagaidean searbha,
'Sa geugan aimrid gu leir,
'Sa faicinn aogais a meanbh-chruidh
Fo dhearcan marbhteach dol eug.
Tha droighneach 's feanntagach chiuirail
A nis na luchairtibh mór,
'Si na fardaich ro dhuldaidh
Do dhragoin lubach nan cós,
Sna fàros taimhidh ro mhuchaidh
Do chomhachaig dhur a sgread phro,
'S do bheathaichibh allta ro bhruideil
'S do shionnaich chuilbheirtich sheolt."

Bhliadhna mu 's do bhasaich an t-Ughdair chaidh e air

chuairt do 'n taobh deas chruinneachadh airgiod chum crioch chur air an Eaglais bha iad togail 's na H-earradh. Be so feudaidh mi ràdh an t' seirbhis mu dheireadh rinn e do mhuinntir na H-earradh. Be so bhliadhna mu dhereadh bha mi san Oil-thigh an Duneidean, agus bha Iain Morastan sea seachduinean maille rium nuair bha e cruinneachadh airson na h-Eaglais, agus siomadh naigheachd bhiodh aige san fheasgar air na thachair ris troimh 'n là. Be so mar an ceudna sealladh mu dheireadh chunnaic mi dhe 'n duine urramach agus ainmeil so. Bhasaich e bhliadhna as deigh so—1852; agus thubhairt na h-uile da 'm baithne e: "Nach 'eil fhios agaibh gu 'n do thuit Uachdaran agus duine mor an diugh ann an Israel." "Agus chuala mi guth o neàmh ag ràdh, Sgriobh. Is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 's an Tighearna, à so a mach: Seadh, a ta an Spiorad ag radh, chum gu faigh iad fois o'n saothair; agus leanaidh an oibre iad."—Tais xiv. 13.

Bu mhiann leam na 'n ceadaicheadh rùm dhomh e beagan fhacail a ràdh mun Ughdair, mar dhuine, mar chriosdaidh, mar fhear-teagaisg, agus mar Bhàrd.

Mar dhuine, cha robh easbhuidh air Iain Morastan, aon chuid am buill a chuirp na am buadhan inntinn. Bha e thaobh a thalanna gu nàdurra a measg an t-sluaigh mar bha Saul an Israel, "O' ghuaillibh agus o sin suas b' àirde e na 'n sluagh uile." Bha e mar an ceudna na dhuine truacanta agus aoidheil, agus cha b 'aithne da nadar spiocaiche sam bith. B' aoidheil, fosgailte agus fialaidh do na coigrich e; agus bu lionmhor iad dhiubh chuir seachad oidhche maille ris. Bha coigreach aig àm araidh dol man cuairt 's na H-earradh, agus chaidh e steach do thigh an Stranta, agus dh' fheoruich e don teaghlach an cumadh iad e rè na h-oidhche. Fhreagair bean an tighe e gur h-ann aig a ghobha b-abhaist do na coigrich bhi fuireach, agus gum b' fhearr dhasan dol ann. Chaidh an coigreach do thigh a ghobha agus dhinnis e dha mar a labhair a bhean, agus rinn e gaire nach bu bheag ris. Agus mar chriosduidh bha briathran an Dr. Dhomnullaich da athair urramach freagarach dha:

"B' e 'n criosduidh suilbhir, faoilteach e;
Biodh saorsa stigh, no cruas
Tra bhitheadh 'm fiannis dhaoine e
Cha 'n f'haict' air eudan gruaim."

Mhar f'hear-teagaisg na mar Shearmonaiche bha e measg na fir-cheasnachaidh mar bha an Dr. Domhmullach measg na Ministeirean. Cha do dheisd mi h-aon riamh dhiubh bha cho tomadach, cho tabhachdach, agus cho domhain ris ann an rùn diomhair an t'Soisgeil. Bha e na sgriobhaiche fogh-luimte chum rioghachd nèimh, a toirt mach as 'ionmhas nithe nuadh agus sean. Ach bha irioslachd agus a sheirc cho mór ri thalanna, agus cha b' ann cur sios chàich agus ga thogail fein bhiodh e:

" Ach b' e a mhiann bhi carthannach
An tabhairt brèith air càch,
S bhi fagail dha-s' d' am buineadh e,
Bhi deanamh sgaraidh slàn.
Cha bu toil leis riamh bhi fasganadh,
Le gaoith bhiodh bras, is dian:
'S le srannaibh àrd, 's a h-osagan,
A chasadh 'n cruithneachd sios.
Bu mho, gu mór, bu shàbhailt' leis,
Bhi fàgail muill 's an t-siól;
Na 'n siól—gu n' rachadh grainnean dheth,
Le moll, gu bràth a sios."

'S iomadh Ministeir chaidh air chuairt 's na H-earradh air an robh e na ro-chùram searmonachadh an lathair lain Mhorastan ach 's beag ruigeadh iadsan a leas sin, cha robh duine eile san tir bu sheirceile chuireadh folach air easbhui-dhean luchd labhairt an f hocail na easan. Bha urram mhor aige do dheadh-riaghailt, agus do dh-órduighean follaiseach an t' Soisgeil, mar tha aig na h-uile Criosdaidh fallain agus breithneachail. Tha cuid do dhaoine troicheil, gogaideach, agus fein-speiseil gle thric measg na 'n Gaedhal feuchainn ri cliù dhaoine eudmhor, soilleir, f haotainn le bhi deanamh roinnean, agus a sgapadh choimhthionalan, agus le bhi diomaladh Mhinisteirean. Tha iad so feuchainn ri uisge thoirt gu 'm Muileann fein le bhi suidhe ann am breitheauas air muinntir eile, a bheil na nach 'eil gras aca. Cha' n' eil e idir na cheist

orra bheil gras aca fein, ach tha e na cheist throm orra bheil gras aig sluagh eile. Tha iad àrd-ghuthach, agus ceannlaidir: agus cha 'n fhan a cosan 'na tigh fein.—Gnath. vii. 11. Ach chà 'n' eil fhios aig a Mhuinntir so ciod a' ghne spioraid d' am bheil iad. Cha 'tug agus cha' toir iad ionaltradh, togail na àrach do dh-Eaglais Chriosda. Ach cha bhuinneadh Iain Morastan dhoibh sud, 's an theireadh e ma 'n timchioll: "Nan diòmhaireachd na tigeadh m' anamasa, ra 'n coimhthional na bitheadh m' onoirsa air a h-aonadh."—Gen. xlix. 6. Mar Bhàrd diadhaidh se mo bheachd an aon fhocal nach d' éirich neach a 's mò na Iain Morastan sa Chinneach Ghaelach. Cumaidh an leughadair na chuimhne mar an ceudna, nach d' fhuair Iain Morastan foghlum sam bith ach am beagan thog e féin. Agus gun teagamh cha bhiodh easan fada togail foghluim. Leughadh agus sgriobhadh e beurla agus Gaelic gu maith mu dheireadh.

Rinn Ughdair an leabhair so mòran do Dhànaibh èile bharr orra so, ach thug an Dr. MacKay leis iad gu Australia; oir bha mòr mheas aig an duine urramach sin, bha na charaide mòr do na Gàidheil, air Iain Morastan. 'Nis 'se tha agam ri innse do Ghàidheil Chanada ma bheir iad an gnuis do 'n leabhar so, gu 'n cuir mise air ball gu Dr. MacKay agus gum faigh mi chuid eile do sgriobhaidhean Iain Mhorastan 'o Australia, agus gu 'm faigh mi air a chlò-bhualadh e gu h-aithghearr. Bha agam ri mi féin cheangal an suim mhor airgiod airson an obair so féin a chlò-bhualadh, ach tha mi an dochas nach bi càll agam dheth. Ma bhitheas còrr airgiod ann air na phàigheas an costus gheibh bantrach Iain Mhorastan e, agus a teaghlach. 'Na 'm bitheadh an leabhar so na mheadhoin air son da mhic fhoghlum agus thogail chum na Ministreileachd chuireadh e aoibhneas orm; oir tha cuid da theaghlach an laithean an oige fhathast.

Cha'n'eil èolas aig a chlò-bhualadair air a Ghaelic, agus bha mise fada uaithe, agus mar sin féumaidh an leughadair ar leisgeul a ghabhail thaobh mearachdan a chlò-bhualaidh.

East Puslinch, December 20th, 1861.

# AN CLÀR-INNSIDH.

# AN ROIMH-RADH.

---

Cha 'n ann idir air iarrtus Ughdair a' Mharbhrainn so, a tha ie a nis air a chur an clòdh ; ach air iarrtus chàirdean, a chuir mpidh air, gu 'n ceadaicheadh an t-Ughdair dhoibh so a dheanamh. 'S ann tha an t-Ughdair féin a' faicinn mar gu m biodh am Marbhrann neo-airidh. 'S i ar barail, gidheadh, nach i so a' bhreth a bheirear air, leo-san a chuir eòlas air Dr. Dòmhnullach, agus aig am faighear breithneachadh mu a theagasg, mu a chaithe-beatha, 's mu a shaothairibh gun sgìos ann an seirbhis an Tighearna. Cha 'n fhiosrach leinn, riamh o làithibh an Ath-leasachaidh, gu 'n d' thugadh do 'n Eaglais 'n ar tìr, tìodhlacan agus gràs co-ionann riusan a thugadh ann am pearsa an duine bheannaichte sin, gu h-àraid as leth Gàidhealtachd agus Eileana na h-Alba. Agus mheasadh fìor chàirdean na h-Eaglais agus an aobhair, gu 'm b' uireasbhuidh e, agus gu 'm bu chall e do 'n aobhar, mur cuirteadh ni-eigin air chuimhne 's an dòigh so leis a' ghinealaich a tha a làthair, mu dhuine, mu 'n aidich na h-uile, gu 'm bu "lòchran lasarach agus dealrach e," anns

an robh co iomadh "toileach car tamuill gàirdeachas a dheanamh 'n a sholus." Tha sinn an dòchas gur h-iomadh iad, nach ann "car tamuill" a mhàin, a gheibhear an gàirdeachas sin aca. Agus ged nach e ar n-iarrtus dol a mholadh a' Mharbhrainn roimh làimh dhoibh-san a leughas e,—agus sinn fiosrach mar a rachadh sin an aghaidh iarrtuis an Ughdair; oir bhiodh e 'n a mholadh air a thìodhlacaibh féin, ni air nach 'eil e idir an geall; gidheadh tha sinn an dòchas gun teagamh,—iadsan a fhuair blas air teagasgaibh Dhr. Dhòmhnullaich, agus d' an deachaidh iad sin a bheannachadh,—gu 'm bi ùrachadh d' an cuimhne agus d' an cridhe, ann an iomradh a theagasgan, 's a phearsa, 's a ghiùlain, a gheibhear 's a' Mharbhrann so, air an cuimseachadh, 's air an aithris, air dhòigh a tha a réir na fìrinn mar iomradh air an duine, agus a tha a réir an t-soisgeil mar theisteas agus mar theagasg.

Bha eòlos aig an Ughdair air Dr. Dòmhnullach urramach fad iomadh bliadhna. Bhleis agus fhuair e éifeachd 'n a theagasg; agus iomadh uair misneachd agus comhfhurtachd 'n a chomhluadar. Stiùir an Tighearn a sheirbhiseach gu h-iomadh càrn agus àite, far an do rìoghaich dorchadas a rìreadh a measg sluaigh, gus an d' òrduich an Tighearn, 'n a àrd-uachdaranachd agus 'n a ghràdh, an Teachdair urramach ud a ghairm 's a dh' ulluich e féin, a chur 'n an rathad, agus soirbheachadh a thoirt d' a shaothairibh gràidh 'n am measg.

Is duilchinn le h-iomadh, nach 'eil iomradh sgrìobhta air Dr. Dòmhnullach, ni 's farsuinge na 's urrainn bhi ann am Marbhrann 's am bith, air a chur a mach fathast. Tha sinn an dòchas gu 'm bi. Ach, fhad agus nach 'eil, tha sinn an

dòchas gu 'm faigh an oidhirp so air cuimhneachan gràidh dha chur suas, deadh-bheatha o chàirdibh na fìrinn ann ar measg; agus gu 'n aidichear a beannachadh do anamaibh.

Ann an clòdh-bhualadh a' Mharbhrainn, chur sinn ann an cumadh e, gu 'm feudar a cheangal suas 's an aon Leabhar maille ri Marbhrannaibh Dhr. Dhòmhnullaich, a sgrìobh e féin 's a chuireadh a mach leis.

Feudaidh gu 'n ruig am Marbhrann so air iomadh nach do chuir eòlas 's am bith air an Ughdair; agus a chrannchur aige ann an cèarna a tha iomallach. Agus ged nach 'eil feum aige air ar teisteas-ne 'n am measgsan a chuir eòlas air, tha sinn 'g a ghabhail oirnn féin an teisteas a thoirt air, a thugadh roimhe air cuid eile, Eabhr. x. 33, 34. 'S i ar barail nach ann mall a bhiodh Dr. Dòmhnullach féin 's an teisteas ceudna a thoirt dha. Tha fios againn gu 'm bheil stòras eile nach beag aig an Ughdair do Dhànaibh Spioradail, a dh' fheudadh fo bheannachadh gràis bhi tarbhach a chum comhfhurtachd agus oilein do theaghlach a' chreidimh 'n ar measg, na 'n cuirteadh an clòdh iad.

A nis, gu 'n deònaicheadh an Tighearn an oidhirp so a bheannachadh, le iomradh tìodhlacan a ghràis a bhuilich e air a sheirbhiseach, a dheanamh 'n a mheadhon a chum ùrnuighean a phobuill féin a bheothachadh; a' guidheadh gu 'n deònaicheadh esan amharc oirnn, agus seirbhisich dha féin a thogail suas, a bhiodh mar bha Dr. Dòmhnullach, air an aideachadh leis; agus gu 'm faigheadh an oighreachd furtachd agus i sgìth, fann, agus air a cuibhreachadh.

M. M.

# MARBHRANN.

---

## EARRANN I.

I.

Do réir briathran a' Bhìobaill,
Bidh deadh chuimhn' air an fhìrean a ghnàth,
'S le dearmad cha 'n fhaodar,
Gu n' searg an cliù naomha gu làr ;
'S do réir sin mu 'n aon so,
Bhios air ainmeachadh leamsa 'n am dhàn,
'S fad bhios 'iomradh gun di-chuimhn'
Feadh gach aimsir, aig iochd'rainibh gràis.

II.

An t-urramach iùlmhor
Bhi 'n a shìneadh 's an ùir, 's e fo 'n bhòrd,
An t-Ollamh Dòmhnullach cliùiteach,
A bha dìleas mar stiùbhard gun ghò ;
Air an t-saoibhreas gun chaomhnadh,
A chuir Dia leat a dh'ionnsuidh nan slògh,
'S iomadh ceud tha fo thùirse,
O 'n là thriall thu, 's a dhùin ort am fòd.

III.

'S trom an osnadh 'g ad ionndrain,
'S frasach, silteach an sùilean le deòir ;
A' caoidh 's ag acain gu drùidhteach,
As do dhéigh, fo mhòr chùram 's fo leòin ;
'S goimh 'n an àirnibh 'g an ciùrradh,
O 'n là dh' fhalbh thu gun, dùil riut ni 's mò ;
Gus an séidear an trompaid,
Bheir na mairbh as an ùir, gu teachd beò.

IV.

'S iad ag iondrainn na chual iad
Fo do theagasgaibh buadhach bha beò,
'Shaor an anama o chruaidh-chas,
Iomadh uair bha 'g an tuairgneadh gu mòr ;
Bha do sgeul mu 'n àrd-Bhuachaill,
Dhoibh mar ghaoith a bha fuadach nan neoil,
'S grian na fìreantachd uasail,
Toirt dhoibh aoibhneis le luathghair 's binn cheòl.

V.

'S iomadh aon bha 'n cruaidh chàs dheth,
Aig an leòmhan, g' am fàsgadh mar uain,
Rinn thu 'shaoradh o 'mhàgaibh,
'S an creuchdan gu slàn dheanamh suas ;
'S o mhath-ghamhnaibh 'g an tèarnadh
O 'n reubadh le dàmhair gun truas ;
'S an ioghnadh 'n dream sin an trà so,
Bhi 'gad chaoidh ; rin thu 'm fàgail, 's iad truagh ?

VI.

Thuilleadh Sgìre na Tòiseachd,
'S iomadh sgìr' tha fo bhròn 'g ad a chaoidh,
O do bheul leis 'm bu chòisir,
A bhi 'g éisdeachd do sgeòil a bha binn ;
Air gràsaibh Iehobhah,
Do anamaibh bha leòint' agus tinn,
Toirt geall-daingnich air tròcair,
Dhoibh an seilbh ann an dòchas le cinnt'.

VII.

'S mòr am briseadh 's a bhèarna
Ann ar n-Eaglais, le bàs do thoirt uainn,
Bu taic thu 'n ad là dhuinn,
Ann an iomadaidh càs nach gabh luaidh ;
'S anns an ni so gu h-àraid,
Mar aodhair 's oid'-àraich an t-sluaigh,
A bha ocrach is pàiteach,
Do 'n do fhritheil thu màna o shuas.

VIII.

'S mòr an iarguin 's gach cèarna,
N' cualas riamh gu beò-bhlàth uait àrd-ghlaodh
Guth na trompaid o n' àirde,
Chuir crith-ghluasad air cnàmhaibh bha sgaoilt',
Tioram, cruaidh, 's a' ghleann fhàsaicht',
'S le anail na fàisneachd gu saor,—
Thug thu beò dhiubh mòr àireamh,
Tha 'n an deòraidh an dràsda 'g ad chaoidh.

IX.

Bha thu d' chobhar gu fuasgladh,
Air anamaibh bha buairte, 'g an claoidh ;
'S lúchd-mortaidh mu 'n cuairt doibh,
'G an reubadh 'n an truaghain gun chlì ;
'S iomadh éire 's mòr uallach,
Bha trom air an guaillibh 's iad sgìth,
O 'n do shaor thu le buaidh iad,
Chum an aoibhneis, le suaimhneas is sìth.

X.

Dh' fhàg sud goimh dhoibh 'n an àirnibh,
'S iad gun fhios co ni 'n t-àite dhoibh suas,
Chum an ionaltraidh làitheil,
Ann an innis nan gràs 's nan deadh chluan,
Far a minic 'n do thàrladh,
Gu 'n robh 'n anam annt' sàsaicht, 's le uaill,
A' deanamh aoibhneis 's an t-slàinte,
Dh' oibrich Criosd dhoibh 'n a ghràdh tha bithbhuan.

XI.

Tha do threud air am fàgail,
As do dhéigh mar am fàsach lom, fuar ;
'S gun a' ghrian orr' a' dèarsadh,
Ach fo neul, 's gun fhiòs c' àit iad an gluais ;
'S dh' fheumas fantuinn rè làithibh,
A' sealltuinn ri Ard-righ nan sluagh
Gus an deònaich a ghràs dhoibh,
Neach 'n ad àite ni bheàrna dhoibh suas.

XI

Ach an ti rinn a' bheàrna,
Tha 'n a chomas a càradh gu luath ;
Is ma dheònaich a ghràs e,
Gu 'n cuir t' fhalluinn an lànachd a buadh,
Air an fhear thig 'n ad àite,
Gu bhi biathadh an àlaich 's a' chluain,
Anns an d'fhuair iad deadh àrach,
Fhad 's a mheal iad thu 'n làithibh do chuairt.'

XIII.

Tha ar peacaidhean làthail n',
An aghaidh naomh àitheanta Dhia,
A' tarruing gach plàigh' oirnn,
Gach smachd is geur àmhghair is pian ;
O, gu 'n tìodhlaic e 'ghràs oirnn,
Chum ar n-ùmlach' 'n a làthair le fiamh ;
Deanamh bròin fo fhéin-àicheadh,
Chum d' a fhìreantachd àrdaicht' bhi strìochdt'.

XIV.

'S gu 'n luathaich e 'n là sin,
'S am bi challaid gu slàn dhuinn mu 'n cuairt
Leis gach briseadh a chàradh,
Ann an diongmholtachd làidir nach gluais
Is nach tuit le feachd nàmmhaid,
Ged a dh' iarradh iad fàth air tre fhuath ;
Ach gu 'm faigh an treud sàmhchar,
Fo na beannachdaibh gràsmhor 's mòr luach.

XV.

Thaobh do theisteis thugg barr,
Air cuid mhòr ann ar là-ne 's 'n ar ré,
Làn do bhuadhaibh 's do ghràsaibh ;
'S beag mo chomas gu 'n àireamh gu léir ;
Ged nach feudar leam àicheadh,
Nach bu mhiann leam dheth pàirt chur an céill,
Ach mo bhriathran ro-fhàill'neach,
Gu 'làn-iomradh gu àirde mo sgéil.

---

## EARRAN II.

XVI.

Bha do chorp gu treun làidir,
Anns gach ball dheth làn tàbhachd is luth 's,
Dìreach, iomchuidh 's gach pàirt dheth,
Chum na crìche an d' àraicheadh thu,
'S bha do bhuadhanna nàduir
Farsuing, fosgailt' a ghnàth anns gach cùis ;
A bha feumail 'n ad là dhuit,
Gu toirt eòlais do chàch mar cheann-iùil.

XVII.

Cha robh smal ort thaobh cumaidh,
No 'n ud sgèimh o do mhullach gu d' shàil;
Gu deas, calma, mar churaidh,
Lan do mheanmnadh, 's ro-urrant' gun sgàth;
Beothail, anamant' gu h-uile,
Gu neo-chearbach ;—or b' urrainn mi 'ràdh.—
Gu 'm b' ni ana-minic t' uiread,
No d' cho-dhealbh ort a b' urrainn toirt bàrr.

XVIII.

Bha do phearsa 's do ghluasad,
Co tlachdmhor, neo-thuairgneach, is tlàth,
Chor 's gur tearc iad thug fuath dhuit,
Ged bu lìonmhor bha fuaidht' riut an gràdh;
Aig na h-ìslibh 's na h-uaislibh,
Bha spéis dhuit, ged b' uaibhreach dhiubh pàirt,
Ni dh' fhàg t' iomradh 'g a luaidh ac',
Mar sgeul bròin o 'n là chual iad do bhàs.

XIX.

Aghaidh leòmhain bha t' eudan,
'N uair a dh' éireadh luchd-eucoir ort ceàrr;
S' aghaidh duine thaobh reusoin,
Fearail, tuigseach, làn céill' agus bàigh';
'S aghaidh laoigh a thaobh sèimheachd,
Ann an simplidheachd, 's tréibhdhireas gràis;
'S aghaidh iolair thaobh nèamhachd,
'S t' eòlas dìomhair air stéidhibh na slàint'.

XX.

Bha do shubhailcean lìonmhor,
Ann an gliocas, an ciall, 's an deadh ghleus;
Agus aignidhean rianail,
'S glan intinn bha sìochainteach, réidh,
Air an cleachdamh gach ial leat,
Anns na nithibh bha ciatach annt' féin,
Timchioll reachdan na Diadhachd,
Ris 'n do chum thu do bhriathran 's do cheum.

XXI.

'S e taitneas 's deadh-mhùinteachd,
Bha d' chleachdamh gach taobh air 'n do ghluais;
Bha do chonaltradh iùlmhor,
Le cathrannas ùrail gach uair;
Do gach smachd a' toirt ùmhlachd,
'N uair a làmh Righ nan dùl ort a bhuail,
'S fo gach fulangas giùlaint'
Ann am macantas 's ciùineachd an uain.

XXII.

A thaobh t' oilein 'n ad òige,
Rinn thu thogail an Oil-thigh nan gall,
Cha do rinn thu riamh bòsd as,
Mar na féinealaich phròiseil tha fealls';
Rinn thu feum dheth gu foghlum,
Mu na nithibh bu ghlòrmhoire *stamp* :—
Feum nam peacach air tròcair,
'S na rinn Dia gu 'n toirt beò, o bhi caillt'.

XXIII.

Bha do ghibhtean 's do thàlant'
Chuir an Spiorad o 'n àird' ort a nuas,
Le ath-nuadachadh gràsmhor,
A rinn feumail 'n ad là thu do 'n t-sluagh;
Le do chòrdadh tre 'n ghràdh sin,
Leis 'n do lìonadh gu blàth thu làn truais,
Ris na h-anamaibh neo-bhàsmhor,
Fo do theagasg o 'n bhàs fhuair làn bhuaidh.

XXIV.

Bha ionnlad air t' aodann,
'S t' aghaidh ungta le faoilte gun ghruaim;
Lìon spiorad a' ghaoil thu,
'N ad inntinn le caomhalachd truais;
'S bu shoilleir 'n ad aogas,
'N gràdh thug thu do mhaoth cridh' fo bhuaidh;
'S mòr do ghlòir an Fhir-shaoraidh,
A dhealraich an aobhachd do shnuaidh.

XXV.

Bha thu truacanta, cuimhneach,
Airbantraichibh 's dilleachdaibh fann,
'S air fialaidheachd d' inntinn,
Aig bochdaibh bha cinnt' air gach àm;
Do na coigrich toirt aoidheachd,
'S air a' mhuinntir bha tinn le do làimh,
Bhiodh tu fuirinn, 's toirt libhrig',
Do na mhuinntir bha 'm prìosan gu teann.

XXVI.

Lagh a' chaoimhneis bha d' bhilibh,
'S do briathran a' sileadh mar dhrùchd,
Air an fhonn a bha tioram,
O sheargadh toirt cinneis as-ùr ;
'S do chainnt bha ro-mhilis,
Do anamaibh 'n an innibh ro-chiùrrt',
'S fear an gràidh ac' 'g a shireadh,
A' caoidh a làthaireachd, timeach, 's fo thùirs'.

XXVII.

Ri anamaibh nan deòradh,
Bha thu iochdmhor, làn teò-chridheachd cri',
'N uair bha 'n truailleachd 'g an leònadh,
'S ag iarruidh gu beò os an cinn ;
Bha thu d' bheannachd 'g an còmhnadh,
'S gu 'n aiseag gu sòlas a rìs,
Trid na geallanaibh mòra,
Air 'n d' thug grùs dhoibh làn chòir ann an Criosd.

XXVIII.

Bha duinealas fuaidht' riut,
Anns gach ceum do do ghluasad 's gach àm ;
Bha géir' air do bhuadhaibh,
Bha ullamh thoirt buaidh air luchd-feall ;
Le faobhar gun tuaireap,
'S nach feudadh luchd-fuath ort thigh'nn teann ;
No na toibheumaich shuarach,
Le anabas truaillidh an teang'.

XXIX.

Bhiodh do naimhdean fo mhùiseig,
Fo do smachd, oir bha t' ùghdarras treun ;
'S mòr a chìteadh 'n ad ghnùis dheth,
'S ann an sealladh do shùl a bha geur ;
Dheanadh 'n coguis dhuit lùbadh,
Ged bha 'm mèinn co droch-mhùinteath gu géill,
'S rachadh 'n ana-cainnt do 'n chùl-tigh,
Gun chead labhraidh no brùchdaidh tre 'm beul.

XXX.

Anns gach comunn bu ghairbhe.
Gu 'n do tharruing do ghairm thu 'n ad ré ;
Bu làn ghaisgeach fo t' airm thu,
Gu cur casg air gach seirbhe fo stéill ;
Bha t' fhocal co cuimseach,
Gu 'm buailteadh gu bailbhe gach beul,
Bheireadh ionnsuidh le coirbteachd,
Gu do chiùrradh le 'n ana-gloir gun chéill.

XXXI.

Cha robh aon a dh' iarr fàth ort
Le fanoid, le tàire, no bùirt,
Do na h-aingidh le 'm b'ghràin
Na ghabh e do dhànachd 'n a ghnùis,
Tigh'nn a chonnspoid 'n ad làthair,
Gu do ribeadh le fal-chainnt 's mi-rùn,
Do nach d' rinn thu ball-àbhachd,
A' teicheadh uaite le nàir is beul dùint'.

XXXII.

Cha bu leòmhan an leisg ort,
Gu do chumail o dhleasdanas ceum ;
Ealamh, èasguidh, gu teagasg,
Do anamaibh a sheas ann a fheum ;
Bha thu ghnàth gu ro-dheasaicht',
Anns gach cùis mar a fhreagradh do d' dhreuchd,
Chuireadh dhiot leat gach leth-trom,
'S 'm peacadh iadht' bha cur geilt ort 's an réis.

XXXIII.

B' e anama a thèarnadh,
An cùram ri t' àirnibh bha dlùth ;
Aig gach àm 's an do thàir thu,
Ghabh thu 'n cothrom 's gach àit ; oir b' e d' rùn
Saor shoisgeul na slàinte
Chur an céill ann an gràdh do gach dùil ;
Ann an ùmhlachd do 'n àithn' sin,
A thug Criosda tre ghràs do chinn-iùil.

XXXIV.

Bu laoch thu bha duineil,
Mar leòmhan gun ghioraig gun fhiamh ;
Nach géilleadh, 's nach pilleadh,
Roimh naimhdibh bha fineachail, fiat' ;
Bu dìomhain gach inneal,
A dh' fheuch am fear-millidh riut riamh,
Chur mu d' thimchioll gu d' spionnadh
Dheanamh anfhann mar mhinisteir Chriosd.

XXXV.

'N uair dh'fheuch lagh na Stàide,
Gu cuing ort a chàramh nach b' fhiach,
Mar ghabh muinntir gun ghràs rith',
Chaidh 'n an tràillibh ag àicheadh cuing Chriosd ;
'S ann rinn thusa le d' bhràithribh,
Mar rinn Daibhidh, 's b' e dha-s' an deadh ghnìomh,
Thilg an lùireach gu làr dheth,
Bha 'n a cuibhreach dha, 'n àit bhi 'n a dìon.

---

## EARRANN III.

XXXVI.

Do sholus bha fìor-ghlan,
Mu aon bhith naomh Dhia na fìor ghlòir',
Mu a Phearsaibh, 's mu 'n riaghladh,
Bu shoilleir o bhriathraibh do bheòil ;
Do anamannaibh sìorruidh,
A ghràdhaich e 'n Criosda co mòr,
Ghabh e 'n nàdur bha ìosal,
Chum 'n an àit a thoirt dìolaidh 's an fheòil.

XXXVII.

Bha do thàlaintean fiachail,
A chum gràs air deadh rian anns gach dòigh,
Toirt bàrr air na ciadaibh,
A shaothraich 's an fhion-lios 'n ad lò ;
Deanamh soilleir gu 'n d' fheuchadh
Do t' anam an dìomhaireachd mhòr,
A dhaingnich do shìochaint,
Le dian-bheachd is làn-chinnteachd air còir.

XXXVIII.

Dh' fhàg sud thu ro phrìseil,
Mar theachdaire dìleas air gràdh,
Is gràs an Fhir-shaoraidh
Do anamaibh nam mìltean do chàch ;
'N ad theagasg o 'n Bhìoball,
Le Spiorad na fìrinn o 'n àird',
Do 'n aingidh toirt saorsa,
Tre fhulangas Chriosda 'n a bhàs.

XXXIX.

Bha do chomasan farsuing,
A ghabhail glan-bheachd anns gach pàirt ;
Air chomhpairt gach pearsa
Do 'n diadhachd, o eachdraidh na slàint',
A' saoradh nam peacach,
O 'n dìteadh dh' fhàg glaist' iad an sàs ;
An daors' fo bhinn ceartais,
'S nach feud fuasgladh air ais iad ach gràs.

XL.

Air gliocas neo-chrìochnach,
An Athar, tha dìomhair r' a luaidh,
Cur a Mhic an staid ìosail,
Air a ghineamhuinn o mhnaoi, ach neo-thruaillt' ;
Leis an Spiorad ro-naomha,
Ann an nàdur na daonachd a nuas,
Fo 'n lagh bhrist' air ar taobh-ne,
Gus 'a mhallachd, 'n a ìobradh thoirt uainn.

XLI.

Gaol an Athar tha sìorruidh,
Air a nochdadh 'n a mhìorbhuil ro mhòr,
A' dealbh a Mhic air mhodh dhìomhair,
Leis an Spiorad ro-fhìor-ghlan 's an òigh ;
Thaobh a dhaonachd b' e 'sìol-s' e,
Ach bha 'ghineamhuinn o Dhia na h-àrd ghlòir' ;
Gineil Dhaibhidh 's a fhreumh e,
Dara pearsa na Diadhachd gun ghò.

XLII.

Ged bu dìomhair ar daoinibh,
'S air na h-ainglibh ro-naomha tha shuas,
'N dà nàdur bhi 'n aonachd,
Ann am pearsa ro fhìreant' an Uain ;
Eadar-dhealaicht gun chaochladh,
Ann an diadhachd 's an daonachd bhith-bhuan,
Bu shoilleir o 'n fhìrinn,
Ann do theagasg 'g a innseadh do 'n t-sluagh.

XLIII.

Bu shoilleir o d' bheul e
Gu 'm bu Dia e le fèithibh is feòil ;
'S le anam bha reusont',
Ag osnaich ann féin le mòr bhròn ;
A bha ocrach is ìotmhor,
'S bha sàruicht' le sgìos is fo dheòir ;
'S a dh' fhuiling bàs ;—'s e an ìobairt,
Cuirp is anama,—gu sìth thoirt d' a shlògh.

XLIV.

'S tu dh' fhàgadh soilleir gur Dia è,
Leis an sgriobtuir, 'n a mhìorbhuilibh mòr',
Cur na fairge gu sìothchaint,
'S gaoth dhoinnionnach, dhiàn, 'g a cur stòld' ;
'S ann an tilgeadh nan diabhull
A mach le naomh-bhriathraibh a bheòil ;
'S ann a aiseirigh sgiamhaich,
Air a' bhàs toirt buaidh shìorruidh le glòir.

XLV.

'S mu' obair thrì dhreuchdan,
Bu shoilleir o bhriathraibh do bheòil ;
Mar fhàidh, toirt sgeula
Do an'maibh,—toil Dhé an toirt beò ;
'S mar Shagart, toirt dìolaidh,
Do cheartas, 'n a ìobairt 's an fheòil,
Chum an réite 's an sìothchaint,
Ri Dia, dheanamh sìorruidh fa dheòidh.

XLVI.

Mar Fhàidh 'g an saoradh,
O 'n aineolas baoghalt is bàth,
O 'n dorchadas millteach,
'S o dhoill'-inntinn le fìrinn a ghràis,
'S le 'Spiorad gu dìleas,
A' nochdadh dhoibh innleachd na slàint';
'S toirt eòlais le cinnt' doibh,
Air peacadh, is mì-run an nàmh.

XLVII.

Rùn dìomhair an fhoçail,
Le 'Spiorad, 'g a fhosgladh dhoibh suas,
An solus an t-soisgeil,
Gu' n anamanna chosnadh le buaidh;
'S a' fosgladh na tuigse,
Gu eòlas a ghliocais d' a shluagh,
'S 'n a thròcair toirt fios doibh,
Air teò-chridheachd iochdmhor a thruais.

XLVIII.

'S mar shagart g' an tèarnadh,
O chiont is gath bhàis rinn an teum,
'S o 'n fheirg a bha tàmh orr',
'S 'g an aiseag gu fàbhar is réit';
Tre 'fhìreantachd shlàinteil,
A mheas doibh gu làn, air grunnd stéidh'cht',
Tre chreidimh 'n a ghràdh doibh,
Nach dìobair gu bràth iad, 's nach tréig.

XLIX.

Ghabh am mallachd n' an àit air,
'S a chorruich 'n a làn air a dhòirt;
'Fhuil-fhallas 's a' ghàradh,
A' taomadh gu làn tre gach pòir;
'S b' e 'n t-ioghnadh mar thàrladh,
Gu 'n caidleadh a chàirdean fo chlò,
D' am buineadh an àmghair,
Thaobh nàduir, na 'm fàgtadh iad foidhp'.

L.

'S geall-daingnich tha fìor i,
Bha dhoibh-san air sìothchaint is slàint',
Trid esan bhi 'm piantaibh
A ghabh an gaol sìorruidh 'n an àit;
D' a bheannachdaibh tìodhlaict',
Gu 'm b' iadsan am fìor luchd-comh-pàirt,
Chum an treibhdhireas fìor-ghlan,
An ùmhlachd do Dhia thoirt le gràdh.

LI.

Bu shoilleir 's bu chòmhnard,
O theagasg do bheòil e bhi ghnàth,
Air deas-laimh na mòrachd,
A' tagradh an còrach gach là,
'S an t-Athair ro-ghlòrmhor,
Air caithir na tròcair toirt dha,
Nam beannachdan òirdheirc,
Thoirt neirt agus treòir dhoibh gach là.

LII.

'S bu taitneach do chluinntinn,
Mu 'oifig mar Righ anns gach pàirt,
Toirt bruid ann am braighd'neas,
Is diabhuil 'g an stampadh fo 'shàil,
Ceangal shàtain fo 'n stamhnadh,
'S 'g a spùineadh d' a ann-toil le spàirn;
Chreach dhligheach le ainnert,
'G a fuasgladh, bh' air bhann aig', fo 'smàig.

LIII.

'S a' fuasgladh nan geamhlan
Bhàrr chìomach bha teann aig an sàs,
Fo dhaors', an staid chaillte,
Fo ghlasaibh, 's fo chuibhreachaibh bàis;
'S toirt anaman bha aingidh,
'S làn ceannairc', fo cheannsachadh dha,
'S gu strìochdadh, o 'n naimhdeas,
Gu h-ùmhlachd gun fhoill, le fìor ghràdh.

LIV.

Bu leis féin an còir fuasglaidh;
Bha 'n anama ro-luachmhor 'n a làth'r;
'S an toil theid a bhuain leis,
'N la a chumhachd gu buadhach le ghràs;
'S e togail na fuair dhealt,
'S eigh-reodhaidh a' chruais dhiubh, le 'ghràdh;
Cur casg le trom bhualadh,
Air naimhdibh thug fuath dhoibh, is dha.

LV.

'S 'g an éideadh fo 'n armaibh,
Mar shaighdearaibh calma, nach eil,
Fo 'n trusganaibh dearbhta,
Nach teirig 's nach searg dhiubh le aois,
'S e féin mar cheann armailt,
Le 'bhrataich, an tearmunn nach claon,
'G an dìon 's gach cath gailbheach,
Ged lotar, nach marbhar dhiubh aon.

LVI.

E toirt costuis is lòin doibh,
Gu cogadh gu beò air a thaobh,
Lagh is reachdan 'g an seòladh,
'G an riaghladh le òrduighibh naomh' ;
'S 'g an dìon o luchd-foirneirt,
'S 'g an cobhar le dòchas na sìth',
'S toirt dhoibh thìodhlacan òirdheirc,
Bheir dhoibh aoibhneas is sòlas 'n an cridh'.

## EARRANN IV.

LVII.

'S mu obair an Spioraid,
'S tu labhradh gu sgileil is réidh,
'S bu shoilleir 'n ad imeachd,
Gu 'n deach i troimh t' innibh gu treun ;
'S thug e fianuis gu minic,
Gu 'm b' fhìrinn a dh' innis do bheul,
M' a thimchioll,—a' sileadh,
Toirt a làthaireachd mhilis do d' bheul.

LVIII.

An Spiorad a ghluais
Air na h-uisgeachaibh buan, an ceud là,
'S chuir mais' agus snuadh,
Air a' chruitheachd, le buaidh is le h-àdh,
'S chuir 'anail a nuas,
Air beò-chreutairibh chuantan is bhlàr,
'S nan speur a ta shuas ;
'S a chuir anam neo-thruaillidh an Adh'mh.

LIX.

'S mar Spiorad na fìrinn,
Dheachd briathran a' Bhìobaill o n' àird,
'S a dhealbh 's a ghin Iosa,
'M broinn Mhuire le mìorbhuil a ghràidh,
'S dh 'ung nàdur a dhaonachd,
Gu ofig thrì-fillte le 'ghràs,
Chur an gnìomh air son saorsa,
Do anamaibh o dhaors' air a sgàth.

LX.

'S mar Spiorad an dùsgaidh,
Tha reubadh 's a' rùsgadh brat sgàil',
Bh' air cridheachaibh dùinte,
Bha marbh ann an dùsal a' bhàis.
'S ag oibreachadh dùrachd,
'N an anamaibh le cùram mu 'n slàint',
Ag osnaich fo thùirse,
'S an coguis 'g an sgiùrsadh, gun bhàigh.

LXI.

Tha toirt aithne do thruaghain,
Air cionta is truaighe le chéil',
'S toirt eòlas mu 'n Uan doibh,
A thàinig a dh' fhuasgladh a threud,
'S air 'fhìreantachd uasail,
'N a h-iomlanachd bhuadhaich gu léir,
Tha sìor thabhairt shuaimhneis,
Do 'n pheacach is truaigh' tha fo 'n ghréin.

LXII.

'S mar Spiorad an t-soluis,
Tha foillseach' gaoil brollaich an Triath,
'S g' a nochdadh,—thoirt cothroim,
Gu aomadh na toile gu Criosd,
D' an obair 's d' an onoir,
Bhi co-chur na fola dhòirt Ios',
Ris a' choguis,—gu folach,
Gach peacaidh, chum sonais is dìon.

LXIII.

'S mar Spiorad an aonaidh,
Ri Dia ann an Criosda gu bràth,
'N co-cheangal na saorsa,
Le banntaibh nach sgaoil leis a' bhàs,
'N co-chomunn a' ghaoil sin,
Nach fuaraich, 's nach lughdaich le gràin.
'S an co-chumadh na naomhachd,
An gràs, 's ann am fìrinn a' fàs.

LXIV.

'S mar Spiorad nam buadhan,
Tha nochdadh gach truailleachd is gaoid,
'S tha gintinn naomh fhuath dhoibh,
'S na h-anamannaibh luachmhor 'n an cridh',
'S tha 'g ìsleachadh uamhair,
Is àrdain, 's féin-uaill, anns na naoimh,
'S a neartaicheas suas iad,
Gu taic dhoibh o bhuaireadh 's droch dhaoin'.

LXV.

'S mar Spiorad na dìlseachd,
'S an treibhdhireis fhìor tha gun ghò,
'S tha cumail gu dìreach
Ri sgriobtuir na fìrinn 's an ròd,
'S nach aontaich le daoinibh,
No deamhnaibh, gu claonadh o 'n chòir,
'S nach àicheidh cuing Chriosda,
Le tàire, gu 'miann thoirt do 'n fheòil.

LXVI.

Spiorad fair' agus ùrnuigh,
Is furachrais dhùrachdaich, dhian,
Tha cur freiceadain dùbailt,
Air na h-anamaibh tha dùinte ri Criosd,
Cur an cridhe fo chùram,
'S eagal tiamhaidh 'n a dhùisg annt' roimh Dhia,
'S thig o 'n àird' dhoibh thoirt ùraich,
Eagal cadail fo dhùsal, 's fàs crìon.

LXVII.

Spiorad Dhé is na glòir' e,
Tha gabhail gnàth chòmhnuidh 'n an crì';
Dh'uchd-mhacaich an tòs iad,
Mar chomhfhurtair mòr dhoibh toirt sìth',
'S a' nochdadh dhoibh òirdheirceis,
'S saoibhreas an eòlais tha 'n Criosd.
An geall nach bu mhòr leo,
Na chaill iad :—'s e 'n glòir bhi d' a dhìth.

LXVIII.

'S mar Spiorad an t-suaimhneis,
A labhras 'n a thruas 's a' chuairt-ghaoith,
Ri anamannaibh buairte,
Le doinninn an uamhais 'g an claoidh.
'S bheir foistinn o shuas dhoibh,
O Ard-righ nan sluagh a' toirt cinnt'
Air a' cho-cheangal bhuan sin,
Gu bràth bhi do-ghluaiste d' an taoibh.

LXIX.

'S ged bhiodh an geur àmhghar
Ro theinnteach, neo-ghnàthaicht', r' a luaidh,
Ni n' Comhfhurtair gràidh so,
An cumail an sàs ris an Uan,
A their 's leòir mo ghràs duibh,
'S mo chùmhnant iom-làn chumail suas,
Bhur n-anam nach fàilnich,
'S treun spionnadh mo ghàirdein mu 'r cuairt.

LXX.

'S mar Spiorad a' ghràidh sin,
Tha 'g aonadh 's a' tàthadh r' a chéil',
Nam ball ri 'n Ceann àrdaicht',
'S 'g an gabhail mar phàilliunn dha féin,
'S an coinnleir d' a lànachd,
A' taomadh a ghnàth réir am feum'
N' a lòchran tha deàrsach,
Thoirt soluis do 'n àros gu léir.

LXXI.

'S mar an Spiorad ro chaomha,
A ghlanas gach gaoid is droch cail,
'S ni nàdur a chaochladh,
Gu maise na naomhachd a 's àilt',
'S ni 'n taobh stigh 'n a mhaise,
A ghlanadh gu 'n gnìomh bhi ni 's fèarr,
'S ni taitneach araon iad,
'N an seirbhis 's 'n an inntinn a ghnàth.

LXXII.

'S e ghin iad o n' àirde,
'S tha dòrtadh a mhàn ann an crìdh',
An dòchas nach nàraich,
Tha cinnteach nach fàilnich an tìm,
Toirt fàth-uaill dhoibh 'n an àmhghar,
'N an trioblaidibh, sàruicht' is claoidht',
'S o chorp peacaidh is bàis,
Ann am miann bhi gu slàn aig làn shaors'.

LXXIII.

'S tha 'g an còmhnadh gu làitheil,
'N an anmhuinneachd ghnàthaicht' fo sgìos,
Le osnaich do-ràitinn,
A' tagradh do ghnàth air sgàth Chriosd ;
O theachdairibh shàtain,
'S na sguilb tha 'g an cràdh gu ro dhian,
'S a toirt foillseachaidh àrd dhoibh,
An cainnt ni nach dàna leo inns'.

LXXIV.

A' toirt foillsichidh'n mòr' dhoibh
'N an inntinn, air òirdheirceas caomh,
Ard Phàras na mòrachd,
Dh' ionnsuidh 'n gairmear fa dheòidh dhiubh gach [aon,
'S a ni 'n anama-san lònrach,
'N uair dheal'chas an deò riu le aog,
'S bheir aiseirigh bheò air
An corpaibh, le glòir tha ro naomh.

LXXV.

An Spiorad thug càil
Do na h-anamaibh a ghràdhaich e féin,
Nach riaraich 's nach sàsaich,
Ach Criosd, is a lànachd air nèamh ;
S' a meas mar ni 's fèarr dhoibh,
Bhi triall as am pàilliunnaibh cré,
Gu 'fhaicinn-s' mar tha e,
'S a mhealtuinn, gun sgàil air an léirs'.

LXXVI.

'S 'g an deanamh féin-àicheil,
Is strìochdta d' a àitheantaibh féin,
Gus nach toigh leis am fàgail
Ni 's fhaid' ann am fàsach nan deur,
'N am fianuisibh dha-san,
Gu seirbhis d' a chàs mar an ceudn',
Chum glòir' a shaor ghràis-san,
Is comhfhurtachd àraich a threud'.

LXXVII.

An Spiorad, gu saoibhir
A dhoirt là na caingis gu treun,
'S a labhair le teangaibh,
A thuilleadh air Eabhra 's air Ghréig;
'S thug so mar gheall-daingnich
Nach pill e 's nach fanntaich a cheum,
Gus ann cluinn cluasan mall,
A bheò-bhriathran 's gach cainnt tha fo 'n ghréin.

LXXVIII.

A sgaoileas an fhìrinn,
Gu soilleir feadh thìribh an céin,
'S bheir uachd'rain is righrean
Gu strìochdadh do riaghailt tigh Dhé,
'S nach bi mòr-roinn na rìoghachd
Nach aidich 'n an crìdh' 's nach toir géill,
Do laghannaibh Chriosda,
'N a Eaglais, tre bhriathraibh a bhéil.

LXXIX.

'S cha bhi Righ no fear-riaghlaidh,
Ag iarruidh an riaghailtean féin
A mheasgadh le 'rian-san,
('S bhi cheana 'g a dheanamh b' e 'm beud !)
Gheibh na ceannairceich tìodhlac,
Bheir fo smachd iad, 's gu strìochdadh gu léir,
'S bidh aonachd ion-mhiannaicht'
Gaoil Chriosda feadh chrìoch chruinne-ché.

LXXX.

Cha b' e 'ghibhtean, ge h-òirdheirc,
Thug thu mar ghrunnd tròcair do chàch,
Dh' easbhuidh 'thoraidh, bu mhò leat,
An creidimh, an dòchas, 's an gràdh;
Tha n' an gràsaibh sìor bheòthail,
Ann an anamaibh a' còmhnuidh 's a' tàmh;
Toirt dhoibh aoibhneis is sòlais
Ann an Criosda Iehobhah an slàint'.

LXXXI.

An creidimh tha gabhail,
'S an dòchas tha daingean an greim,
'S tha 'g earbsadh gu faireil,
'S a' feitheamh a' gheallaidh gun fhoill,
'S an gràdh tha sìor tharruing
A' mhiann sin nach fannaich a chaoidh,
'S ag iomchair gach eallaich,
Gu 'n sealbhaich e 'm beannachd gach linn.

---

## EARRANN V.

LXXXII.

Bu ghaisgeach ro chalm' thu,
'N uair bhiodh tu fo t' armachd gu 'n mheang,
'S do shaighdean gun dearmad,
Dol beò n' an geur dhealgaibh gu teann,
Tre inntinnibh marbhant',
'G an dùsgadh le farbhas o d' chainnt,
Fo 'n chiont thug an fhearg orr',
'S fo 'n mhallachd tha leanmhuinn gach feall.

LXXXIII.

Bhiodh na naimhdean air bhall-crith,
'S cha b' ioghnadh, fo 'n arm dhuit bu lann,
Claidheamh lìomhta, geur, earbsach
An fhocail, bha dearbht', ann do làimh,
Le 'dhà fhaobhar gu marbhadh,
'S ath-nuadhachadh 'n an'm'a bha caillt',
An lagh, nach toir tearmunn,
'S an soisgeul gu 'n teanacsadh air ball.

LXXXIV.

'S tu a lomadh 's a spùilleadh
Féin mhealltairean dùrr bhiodh ri uaill,
O 'n cuid luideag mhi-chùbhraidh
'M féin-fhireantachd, (lùthrach gun bhuaidh ;)
'S cha 'n fhàgadh tu cùl-taic,
Aig aon diubh, gun tionndadh gu luath,
'S tu tairgseadh beath' an coist t' impidh,
Do gach tuigse, gun ionndas gun luach.

LXXXVI.

'N uair a shéideadh an anail
Gu treun ort, bhiodh t' anam cho beò,
'S bhiodh buaidh leat, 's cha b' ainneamh,
Air cluasaibh 's air faireachadh slòigh ;
'S crith-ghluasad cur cabhaig
Le luasgadh is grabh ann am feòil,
Thoirt didean a' bhail' orr,
'S fear dìolaidh na fol' air an tòir.

LXXXVI.

'S bhiodh na mairbh air an dùsgadh,
'S gheibheadh doill bha gun sùilibh an léirs' ;
Agus lomnochdaich rùisgte
Deadh thrusgan na h-ùir-mhais' 's glan sgèimh ;
'S neach bha 'n dorchadas dùldaidh,
Gheibheadh solus an iùl d' a chos-cheum ;
'S òighean cadail geur dhùsgadh,
'S bacaich, dannsadh, gu sunndach a' leum.

LXXXVII.

'N neach bha caillt' bhiodh deadh sgeul air,
'S gheibheadh anmhuinneachd tréine is treòir,
'S neach bha buairte 's na éigin,
Gheibheadh fuasgladh o dheuchainn 's o leòn;
Gheibheadh ocraich deadh bhiadhtachd,
Agus lotmhor casg lotaidh 's r' a òl;
'S ciomaich ghlaiste fo fhiachiabh,
Saorsa naisgt' le làn dìoladh is còir.

LXXPVIII.

Bhiodh na cridheacha calma,
'G an sgoltadh 'n an spealgaibh 'n an cliabh,
'S bhiodh inntinnean dalma,
'G an tionndadh o ana-gnath gu rian;
'S na cuilbheirtich chéalgach,
'G an glacadh mar tharbh anns an lìon;
'S luchd mi-ruin is ana-miann,
A' caoidh bhi gun tearmunn o Dhia.

LXXXIX.

'S na h-inntinnean talmhaidh,
Bha feòlmhor, 's a dhearmaid roimh 'n àm,
Gu 'n do thoill iad an fhearg sin,
Bha nise 'g an leanmhuinn gu teann;
A' caoidh fo 'n cor anama,
'S a nis an ceud earbs' air a call;
'S gun dìdean, gun tearmunn
'S an àm ac' an seilbh, o bhi caillt'.

XC.

'S na saoghaltaich mheallta,
Bha gionach gu saoibhreas is stòr,
'N an éigin an teanndachd,
'S an cridhe fo champar gu leòir ;
'S a' choguis bha stampta,
Toirt fianuis a naimhdeas bhi mòr ;
'S an cunnart tre 'n aing'eachd,
Grad thuiteam an laimh an Dé bheò.

XCI.

'S luchd-misg' agus geòcaich',
'S luchd-neo-ghloin' do 'n fheòil thug am miann,
'S luchd-bhreug is gach dò-bheirt,
Is féinealach bhòsdail gun chiall ;
Is saobh-chreidmhich ghòrach,
Bha dorcha, gun eòlas ac' riamh,
Ag acan gu brònach,
Mar shaltair iad fodhpa lagh Dhia.

XCII.

Ach, o innibh na trôcair,
Bha 'n inntinn Iehobhah d' an taobh,
Chuir a Spiorad gu d' sheôladh-s'.
'S a lìon thu le teò-chridheachd gaoil ;
Rinn dhiot teachdaire glòrmhor,
D' an anamaibh,—bha sòlasach, caomh ;
Dinn thu 'n gairm o 'n staid bhrônaich,
Dh'ionnsuidh còir, tre dheadh dhòchas, air Criosd.

XCIII.

Mar bha n t-ionmhas neo-chrioochnach,
Bha 'n tabhartas fialaidh d' a réir ;
'S cha bhiodh easbhuidh nach riaraicht'
Cia co tartmhor, 's cia cìocrach 's bha 'n treud ;
'S tu mar stiùbhard, glic, rianail,
Cur nan geallaidhean lìonmhor ri 'm feum ;
'S creidimh gabhail co-lìonaidh,
Air na beannachdaibh sìorruidh gu lèir.

XCIV.

Bha éifeachd n' ad ùrnuigh,
Tre dheatach na tùis' a' dol suas,
'S do chridhe 'n dian dhùrachd,
A' tagradh gu dlùth trid an Uain,
Toirt silidh air sùilibh,
'S toirt leaghaidh le srùladh air cruas,
'S air inntinnibh brùideil,
Toirt taiseachd gu drùidhteach fo bhuaidh.

XCV.

'N àm do naimhdibh bhi strìochdadh,
Air am bioradh fo phiantaibh gu geur ;
Aig do làimh bhiodh sàr ìocshlaint,
Chum an lotan a lìonadh, 's an chreuchd ;
Fuil a' cho-cheangail shìorruidh,
Chaidh a dhòrtadh gu fial chum an réit',
Leis an Spiorad gu sìothchail,
Chuir an inntinn air rian 's air dheadh ghleus.

XCVI.

Air droch innleachdaibh Shàtain,
Bu mhór t' eòlas, mar nàmhaid nan uan ;
Tha mar leòmhan do-shàruicht',
Ann am miann bhi 'g an tàrisinn le 'chluain ;
Dh' fhàg sud cùram ro àraid,
Mu 'n chuilc bhrùit' ort a ghnàth chumail suas ;
'S mu 'n chaol smùid, chum nach bàit' i,
Ann an tuiltibh nan àmhgharan cruaidh'.

XCVII.

Bu sheannair glic thu 'n ad aimsir,
Chaidh tre mhòran do dhearbhadh thu féin ;
Chunnaic blàthan a' seargadh,
Bha gun toradh is aimrid 'n an gnè ;
'S geugan iosal nach aithnicht' orr'
Mòran coslais, 's bha tarbhach 'n a dhéigh ;
Dh' fhàg sud faic'leach 'n ad ghairm thu,
Anmhuinn, dìleas, ro-earbsach, is treun.

XCVIII.

B' athair caomhail do chloinn thu,
Air do lìonadh le caoimhneas is gràdh ;
'S tu 'g an iomchar 's an ancachd,
'S anns a' ghuth àit a dh' oidhche 's do là ;
Leat a b' ionmhuinn 's a b' aoibhneach,
Bhi 'g am faicinn a' cinntinn 's a' fàs ;
'S toradh t' ùrnuighean dìomhair.
Chuireadh suas leat ri Dia as am pàirt.

XCIX.

Bha thu 'n truas ris na h-aingidh,
Tearc no lìonmhor bha naimhdeil do d' chliù,
Bha thu giùlan gu mallda,
Leis gach aon dhuit bha 'n gamhlas 's mi-rùn ;
Chàrn thu tein' air an ceann-san,
Leis a' mhaith nochd thu 'n geall an droch dhùil,
'S cha d' chuir lasan no campar
Bheag do d' shìochaint an call ort d' an taobh.

C.

'S mòr an t-urram chuir gràs ort,
Anns an t-saoghal so làthair 'n ad chùrs,
Clann do chloinne bhi fàs ann,
'S ag éirigh an àird ri do ghlùn ;
Toil-inntinn shìothchail do d' ghràdh ann,
Chunncas sud leat mu 'n d' fhàilnich do shùil ;
'S aobhar dòchais gu 'm fàs dheth,
Ni nach fac thu 'n ad là fo bhlàth cùbhr'.

CI.

B' aodhair ath-truasach, caomh thu,
Ris na caoraich o raointibh an cluain,
Chaidh le seach'ran air faontrath,
Ann an rib' an droch aoin iad a bhuair ;
B' e 'n ath-aiseag o 'n claonadh,
An t-aon ni d' an taobh a bha uait,
Chum an ionaltraidh daonnan,
Ann an innis na naomhachd 's na stuaim.

CII.

Cha b' e 'n reubadh 's am pronnadh
Bu bheus dhuit, ach tairisneachd truais ;
'S le t' impidh 's le t' earail,
An creuchdan a ghlanadh gu nuadh,
Ann an iocshlaint na fala,
Dheanadh sgiamhach is glan iad 'n an snuadh,
Le deadh rùintibh gu h-aithreach,
Chumadh dlùth iad 'n an caithris o shuain.

CIII.

'N uair a chuireadh tu 'n céill doibh,
Cia mar mhill siad iad féin le dol cli,
'S ann bhiodh eangana geur' ort,
Gus an dealbht' 'n a dhéigh sin annt' Criosd ;
Spiorad tilgidh gu léir-sgrios
Cha b' e sud bha 'n ad chré dhoibh ach sìth,
Spiorad cosnaidh tre dheadh-ghean,
Neach 'n an àit thug an éiric gu crìch.

CIV.

Bha thu d' nàmhaid do 'n pheacadh,
Mar theine ro chaithteach is dian ;
Agus t' eud 'n a ghnàth-lasair,
Ag iarruidh cur as dha gun sgìos ;
S' nach fàgadh tu fasgadh
Aig aon bha 'g a chleachdamh 'n a ghnìomh ;
Gus an iompaicht' air ais iad,
Gus a fhreumh a ghrad chasgairt an Criosd.

CV.

Bha do chàil co beag tlachd dhetb,
Mar an ni bha mi-thaitneach le Dia;
Leag a mhallachd mar smachd air,
Air a leanmhuinn le masladh 's mòr phian;
Ged a b' ionmhuinn a Mhac léis,
Leag se 'fhearg air mar shac a bhruth sìos;
'S ann an àite nam peacach,
Cha robh feòirling dha maithte gun dìol.

CVI.

Bha an ni sin dhuit gràineil,
A tharruing am bàs air Mac Dhia;
Puinnsean nimheil an dràgoin,
Fìor nàmhaid shìl Adhaimh 's glòir' Chriosd;
Air an aobhar 's cha b' àill leat
Annad féin no do chàch bhi 'g a dhìon;
Ach a dhìteadh tre 'n ghràs sin,
Thug làn bhuaidh air, 's a ghnàth-chur gu dìth.

CVII.

Thaobh gu 'n d' aon a ghràs tèarnaidh
Ris féin thu, 'n a ghràdh dhuit an Criosd,
Bha do thruas ri d' cho-bhràithribh,
Obair làmh an Tì 's àird' ann an gaol;
'S O! b' e 'n anama neo-bhàsmhor,
A thèarnadh, rùn-gràdhaicht' do chridh',
B' e do shaothair 'n ad là sud,
Gus 'n do thriall thu 'n uair thàing do chrioch.

CVIII.

B' e 'n crann-ceusaidh do rìreadh,
A cheus dhuit an saoghal 's an fheòil,
'M bonn teagasig gu daonnan,
O 'm bu mhiann leat bhi 'g innseadh do sgeòil ;
Glòir an Uain air chaidh iobradh,
Bu shoilleir, 'g a inns' o d' chainnt bheòil,
'S feòil a mhàin ghabhadh sgios dhiot,
'N àm dhuit iomradh air 'fhìreantachd mhòir.

CIX.

Bu ghlòrmhor o d' bhilibh,
Ri éisdeachd, le ciomaich bha truagh,
Mu 'n ghaol tha gun choimeas,
Tha chòmhnuidh 'n a innibh bhith-bhuan,
Do na thàinig e 'shireadh,
'S a thèarnadh o mhilleadh le 'thruas ;
Fo theisteas an Spioraid,
Toirt leaghaidh le tiomachd air cruas.

CX.

Do mhacaibh nan tàirneanach,
B' aon thu bha làidir làn lùths ;
Gu daingnichean Shàtain
A leagadh gu làr leat 'n an smùir ;
'S am ballachan àrda,
Bha a' cumail a thràillean gu dùr,
An glasaibh a bhàis leis,
Gun solus nan gràs theachd gu 'n sùil.

CXI.

'S tric a thugadh leat beàrna,
Air a chaistealaibh làidir bha doirbh ;
'S a leig thu ghrian deàrsaidh
Tre 'sheomraichibh gràineil le toirm ;
'M fear bu treise 's e làimh riut,
'G a chreachadh dheth 'àirneis 's dheth 'airm,
'S an t-anam neo-bhàsmhor,
'G a fhuasgladh 's 'g a thèarnadh o 'n fheirg.

CXII.

Ann am blàraibh a' chogaidh,
Bu deas thu fo d' chlogaid 's fo d' sgiath ;
'S crios do leasraidh 's do choisbheart,
'S t' uchd-éididh o lotaibh 'g ad dhìon ;
'S claidheamh lìomht' an naoimh fhocail
Ann ad làimh, gu glan nochd thu gach ial,
Chuir do naimhdean 'n an tosd dhuit,
Bh' air an gluasad o 'n t-slochd gu mi-rian.

CXIII.

Measg luchd-tògail na h-aitreìmh,
Leag thu bunait gu taiceil, do-ghluaist',
'S chaidh thu dhùsgadh nan clachan,
Bha 'n an dùnaibh 'n an codal fo 'n luaith' ;
'S bha do chlachaireachd snasmhor,
Beo-aointe, làn-mhaiseach 'n a snuadh ;
'S a' chlach-chinn is snaidhm glaic' aic',
Air an iomlan, thoirt neirt dhoibh, 's fàth-uaill.

CXIV.

Cha robh togail gun stéidheadh,
No dìdeana bréige gun stà,
Ris nach cuireadh tu séisdeadh
'G an tilgeadh gu treun air an làir ;
'S cinn-iùil dhall, na h-an-aoibhinn,
'S tric a ghlaodh thu 'n ad eud riuth gu h-àrd ;
Chum daingnich na réite,
Iad a philltinn, le 'n treudaibh 's le 'n àl.

CXV.

'S cha b' eud searbh a ba 'g éirigh,
O fheòlmhoireachd fhéineil, gun chonn,
Tre 'n do ghlaodh thu le d' bheul riu ;
Ach o 'n spéis do ghlòir Dhé bha 'n ad chom ;
'S meud a' ghaoil ort chuir éigin,
'S luidh dlùth fad do ré ort gu trom ;
Gu an an'm thoirt o léir-sgrios,
Tre bheò-ghràsaibh an Léigh' air deadh bhonn.

CXVI.

Bu tu 'n searmonaich' fosglaidh,
Air lagh is air soisgeul faraon,
Gu anama a mhosgladh,
Fo mhothachadh goirt bhiodh neo-chlaon,
Air 'a phuinnsein a loit iad,
S rinn an salachadh co olc leis gach gaoid,
'S air-san,—Iobairt an cosnaidh,
'S làn ìocshlaint am foistinn 's an sìth.

CXVII.

Sheirm thu trompaid Shinài
Mar ghuth criothnachaidh thàirneanaich chruaidh,
A chuir luasgadh air àireamh,
Do na h-anamaibh bh' aig Sàtan 'n an suain ;
Bhiodh do shaighdean geur-shàitht' annt',
'S iad 'g an lotadh 'n an àirnibh le buaidh;
Rinn dhiubh feumnaich air slàinte
Nach dean aon ach Imanuel suas.

CXVIII.

'S trompaid Shioin gu 'n shéid thu,
Chuir an anail o nèamh gu treun, beò,
Thug gu tobar na h-éifeachd
Iad, gu 'n glanadh o 'n creuchdaibh 's an leòin ;
'S rinn iad sgeadaicht' 'n an éideadh,
Fo 'n cuid armachd gu gleust' air deadh dhòigh :
Fo Ard-cheannard na réite,
'N aghaidh naimhdean 'n an déigh bh' orr' an tòir.

CXIX.

'S tu nach fàgadh aon chomas
Aig lethsgeulaibh collaidh gun rian,
Gu seasamh gu somalt,
Cur dàil dhol an coinneamh an Triath ;
'S tu cur teine ri 'm bonnaibh,
'S do shaighdean 'g an tolladh 'n an cliabh,
Fearg theinnteach 'n a tonnaibh,
'S tein' ifrinn 'n an sealladh o shìos.

CXX.

Beath'an tairgse do dheis-laimh,
Do na h-anamaibh a chreideadh an Criosd ;
'S do na h-anamaibh nach creideadh,
Bhiodh am bàs's gach mi-leas'n ad làimh chli ;
'S cha 'n fhàgadh tu teagmhaich,
Aig stairsnich 'n an seasamh, aig sìth ;
Ach bhiodh t' impidh 'g an greasad
Gu an tèarmuinn 's an teasairginn sior.

CXXI.

'S tric a ghlaodh thu gu dìleas,
O ìochdar do chrìdh' riu gu h-àrd,
Mar o Dhia as uchd Chriosda,
Iad a philltinn gu 'n sìothchaint gun dàil ;
'S iad gun fhios ciod a dh' fheudadh,
Uair do 'n ùin' thoirt, gu crìch dhoibh nach fàg
Uiread 's lethsgeul aig aon diubh,
Chum an dìon o bhinn-dìtidh là-bhràth.

CXXII.

'S gur h-iomadh sgal cràiteach,
Tha 'n ifrinn, is fàsgadh nan deòir,
Aig muinntir chuir dàil,
Ann an gabhail ri slàinte co mòr,
O 'n diugh gus am màireach,
An dùil nach robh 'm bàs orr' an tòir,
Co dlùth air an sàiltibh,
Gu an sguabadh co trà gu do-bhròn.

CXXIII.

'S iomadh mac a bha stròthail,
Is millteach le 'm feòlmhoireachd thruaillt'
Fo do theagasg fhuair seòladh,
Gu pilltinn, d' a neo-ghloin' toirt fuath',
'S braon an aithreachais bheòthail,
A' sgaaileadh nan deòir air a ghruaidh ;
'S bu mhòr t' aoibhneas mu 'n chòisir,
Air do 'n dannsadh 's do 'n cheòl bhi dol suas.

CXXIV.

Cha bhiodh broineag no bàrlag
Dhiubh, nach tilgteadh le tàir air an cùl,
'S cha bhiodh salchar co gràineil,
Nach biodh air ionnlad gun dàil dhiubh, gach grùid,
'S trusgan fìor-ghlan na slàinte,
Mar a' chulaidh a b' fhèarr a chur ump' ;
'N cois 'n laoigh bhiata 'g an àrach,
Bheirt' am fìon sin a b' fheàrr chum a bhùird.

CXXV.

Bha do bhriathran co cuimir,
Sgaradh 'n searbh o na mhilis gach uair ;
Agus cealgairean nimheil,
O na h-anamaibh a ghineadh o shuas,
Agus fuirmealaich thioram,
O an dream a bha 'g imeachd fo bhuaidh,
Saor ghràsan an Spioraid,
'S bha 'g an àrach an innis nan uan.

CXXVI.

Bha do theagasg neo-fheallsa,
Glan, dìleas, 's ro rannsuchail, geur ;
Air faireachduinn mhealltaich,
'S air mearachdaihh dall bha gun fheum ;
'S air barailihh fabhtach,
Bha 'g éirigh 's gach ceann bha gun chéill,
Chum an dìteadh mar aimhleas,
Bh' air an dealbh le àrd-cheann-ard nam breug.

CXXVII.

Bheirteadh milis à searbh leat,
Agus solus à dorchadas dùr,
Agus glan as an t-salachar,
Agus mil o 'n fhear gharg, gu glan, cùbhr',
Agus spionnadh à anmhunn,
Agus mòr as a' mheanbh, bha gun lùths,
Agus còmhnard à garbhlaich,
Agus dìreach à camachdaich nan lùb.

CXXVIII.

Chìteadh geal leat 's an sgàrlaid,
'S ann am fuath chìteadh gràdh leat fo theinn ;
'S ann am fuachd gheïbhteadh blàth's leat,
Agus urram 's an tàire gun suim ;
'S ann an truailleachd fìor àillteachd,
Agus 's tric chìteadh slàint' leat 's an tinn ;
Chìteadh beath' anns a' bhàs leat,
Far nach faicteadh aon chàil leis na doill.

CXXIX.

Mar bha t' anfhannachd làitheil,
A' cur feum air ùr-ghràsaibh gach uair,
Fo 'n do chleachd thu féin-àicheadh,
Anns gach ceum anns am b' àirde do bhuaidh ;
Cumail féin fo do shàiltibh,
Uiread 's dìoghlum cha b' àill leat a bhuain ;
Bu le ainm an Tì 's àirde,
T' ìobairt-mholaidh bha ghnàth dha dol suas.

CXXX.

'S iomadh teachdaire gràdhach,
Thaobh ghibhtean is gràis nach robh clì,
Leis 'm bu mhiann a bhi làimh riut,
'N àm bhi 'g iomradh gu blàth air gaol Chrìosd ;
Aig do chosaibh gu sàmhach,
Gabhail oilein is àraich faraon,
Fo do sholus o 'n àirde,
Deanamh aoibhneis is gàirdeachais crìdh.

## EARRANN VI.

CXXXI.

Cha bu duirche do bhriathran,
Na do sholus, dh' fhàg dìomhair air pàirt,
Cuid do d' phuingibh mu 'n diadhachd,
'S mu oibreachadh mìorbhuileach gràis ;
Ach am breithneachadh ìosal,
Air doimhne, fad, leud, agus àird',
Gliocais, gràidh, tha neo-chrìochnach,
Nach tuig creutairean crìochnach 'n a làn.

CXXXII.

Fhuair thu comunn 's an Trianaid,
Nach robh aon uair 'n a cheud staid aig Adh'mh ;
Ged bu ghlòir mhòr 'n a iomhaigh
E, mu 'n d' thuit e, le strìochdadh d' a nàmh ;
'S ni bu dlùith' mar an ceudna,
Na bh' aig ainglibh 'n a fhianuis gu h-àrd ;
Ann ad aonadh ri Criosda,
Fhuair thu 'n nàdur na diadhachd comh-pàirt.

CXXXIII.

'N uair a rugadh an Ceud-ghin,
'S 'n uair chualas an Ephrata 'n fhuaim,
Sheinn aingle nan nèamhan,
Gu binn air àrd sgeul nam buadh;
Ach fhuair thusa mu 'n sguel sin,
Gus a ghnàth chur an céill leat do 'n t-sluagh,
Ni nach d' fhuair na naomh-cheruib,
Ged is mòr th' ac' do léirsinn mu 'n Uan.

CXXXIV.

'S fear do ghibhtean do réir sin,
Ciod an t-iognadh ged dh' éireadh e 'n àird',
'N cuid do phongaibh, thar lêirsinn
Iomadh aoin do d' cho-chreutairibh gràidh;
Dh' eashbuidh tuigse, 's le 'n reuson,
Nach cumadh 'n ad 'cheumaibh ort fàir',
Ach 'n a dhéigh sin, fhuair feum dheth,
'N uair a thuig iad uait féin e ni b' fhèarr.

CXXXV.

Chreid thu Dia theachd 'n ad nàduir,
Agus dh' fhairich thu 'n gràdh ud 'n ad chrìdh';
Agus innleachdan Shàtain,
Dùsgadh truailleachd an àird' gus a chlaoidh;
'S mar tha Ceannard na slàinte,
'N a chùl-taic do 'n dream ghràsmhor tha sgìth,
Fo na tuinn mar mhuir bàithte,
Tigh 'nn mu 'n timchioll, 's 'g am fàgail gun chlì.

CXXXVI.

'S iomadh uair dhoibh a thàrlas,
Mar bha òglach an fhàidhe fo thùirs',
Fo ghleur uamhas 'g a fhàsgadh,
'N uair bha 'n sluagh is feachd nàmhaid air dlùth ;
'S ged bha e 'n staid tèarnaidh,
B' i an truaighe a mhàin ri 'n robh 'dhùil ;
Gus am fac e 'm feachd làidir,
Bha m' a thimchioll o 'n àirde, le shùil.

CXXXVII.

Is bochd, mi-shuaimhneach, is brònach,
Do chuspairibh tròcair is trùais,
Tre as-creidimh 's mi-dhòchas,
'S do réir seallaidh, bhi 'm fòir-eigin chruaidh,
Agus naimhdean an tòir orr',
'S ann an ciocras gu 'm beò-shlugadh suas,
'N uair th' aca tèaruinteachd ghlòrmhor,
Na 'm bu léir dhoibh, 'g an còmhnadh mu 'n cuairt.

CXXXVIII.

'S e 'm beò-chreidimh ni làidir,
Na h-anamanna gràsmhor gu léir,
Ann an neart an tréin ghàirdean,
'S am mòr iomlanachd àrdaicht' Mhic Dhé ;
Thogas suas iad ri 'ghràdh-san,
Is o 'n talamh gu 'làith 'reachd air nèamh,
'N uair tha 'm faireachduinn cràiteach,
'S iad 'n an anmhuinneachd sàruicht' dhiubh féin.

CXXXIX.

Thaobh an tairt 's am mòr ìotadh,
Bh' air an t-sluagh, air do bhriatbraibh an tòir,
Bhiodh na mìltean 's na ceudan,
As gach sgir' teachd le cìocras 'n ad chòir ;
'S cha bu sgìos le cuid lìonmhor,
Fichead mìle, ged dheanadh iad, 's còrr,
Teachd a dh' éisdeachd do sgeula,
Bha 'n a slàinte, 'n a dìon dhoibh, 's 'n a lòn.

CXL.

'S bhiodh gach tiormadair féineil,
Leis an fharmad, 'g an léireadh 's 'g an leòin ;
'S an luchd-leanmhuinn 'g an tréigsinn,
Teicheadh as uath' mar threud o dhroch cró ;
'M freasdal iomraidh mhi-chéillidh,
Bha gun iùl, dh' easbhuidh cheud-faithean beò,
Ceang'lt' aig mealltair nam breugan,
'N inntinn, talmhaidh, gun spéis ach do 'n fheòil.

CXLI.

Bha do theagasg co tarbhach,
Do mhòr àireamh do anamannaibh caillt',
'S nach robh ceum fhad 's a dh' fhalbh thu,
Nach robh 'n sluagh air do sheanchas an geall ;
Ann an Sasunn luidh ainm dhuit,
Leis an uirighioll dhearbht' a bha d' chainnt ;
Ghoir iad Abstol na h-Alb' dhiot,
Thaobh na glòir' bha 'n ùr-labhradh do theang.

CXLII.

'S fad 's is farsuing a sgaoileadh,
Còmhradh t' oibre, 's na crìochaibh mu 'n cuairt ;
Chaidh e mach feadh gach tìre,
Ann am Breatunn measg mhìltean do 'n t-sluagh ;
Sasunn, 's Eirinn, 's tìr ìosal—
Na h-Alba, 's gach dìthreabh mu thuath ;
S ghabh na h-Iortaich le mìlseachd,
Ri do theisteas ro dhìleas mu 'n Uan.

CXLIII.

'S ni nach comas dhomh innseadh,
Dh' easbhuidh cainnt agus inntinn g' a luaidh,
Leat mar shoirbhich an fhìrinn,
Leis na beannachdaibh prìseil 's mòr luach ;
Cha b' ann a mhàin anns an rìoghachd-s',
Far am b' ait leinn bhi cluinntinn a fuaim,
Ach do thoradh do shaothrach,
Chaidh a null do na h-Innsibh thar chuan.

CXLIV.

Toradh saothrach do ghaoil-sa,
Tha r' a fhaicinn 's na h-Innsibh an uair-s'
Toradh ùrnuigh o d' mhaoth chridh',
Agus t' oileanaich naomha 'n am buaidh ;
Ais do cheud mhac, bha caomhail,
Measg nan anama thug gaol dha gun fhuath,
Fad a chuairt anns an t-saoghal,
Ged a chrìochnaich a shaothair co luath.

CXLV.

Ciod a their mi cha 'n eòl domh,
Mu do shoirbheachadh mór fad do chuairt,
Ann am fìon-lios Iehobhah,
Rinn thu dìleas mar 'óglach-s' le buaidh ;
Leam cha teagamh nach d' chòmhlaich,
Cuid do d' chloinn le mòr shólas riut shuas,
'S cuid 'n ad dhéigh an gleann deóir dhiubh,
Bhios fa dheòidh dhuit 'n an glóir 's 'n an crùnuaill.

CXLVI.

Ged is lìonmhor tha bròuach,
Tha 'g ad chaoidh o chaidh fòd ort le h-eug ;
Cha 'n e 'm brón tha gun dòchas,
Tha 'g am fàgail co leòint' ann do dhéigh ;
Oir is cinnt' leo gur beò thu,
Ann am Pàrras na glòire air nèamh,
Measg nan ainglean thug cómh-dhail
Dhuit, 'n uair dhealaich an deò ri do chré.

CXLVII.

'N uair bha 'm foghar tigh'nn dlùth ort,
Bha do bhagaidean cùbhraidh fàs làn ;
Tòradh trom ort 'g a ghiùlan,
Mar làn arbhar a' lùbadh gu làr ;
Air do 'n ghairm teachd do d' ionnsuidh,
Gu dol imrich do 'n lùchairt a 's àird',
Dhol air falbh 's tu nach diùltadh,
Gu làn sheilbh ann an cùirt Fir do ghràidh.

CXLVIII.

Leis na h-ainglibh bu phrìseil
Bhi 'g ad fheitheamh, 'n uair lìbhrig thu 'n deò ;
Air an sgiathaibh 'g ad dhìreadh,
Chum an aoibhneis gun sgìos thar na neòil ;
Chum a' chomuinn nach crìochnaich,
Air an tric bha do mhiann, ''s tu fo bhròn,
Anns an dealraich mar ghrian thu,
Ann am fìreantachd fhìor-ghlan gun sgleò.

CXLIX.

Anns an fhìreantachd dhealraich,
Anns an d' àrdaich t' fhear-gràidh thu gu mòr ;
'S tu 'g a fhaicinn mar tha E,
Ann an iomlanachd àillidh bhi-bheò ;
'S tha ris cosmhuil 'n ad nàdur,
Air do chaochladh o chàileachd na feòl' ;
Tha do chìocras làn-shàsuicht',
'S ioma-riaraicht' an làth'reachd a ghlòir'.

CL.

Glòir nach b' urrainn thu ghiùlan,
Tre anfhannachd shùl anns an fheòil ;
Ach bu tric ort bha drùidhteach,
Mar bhlàth bhraonaibh ro chùbhraidh o neòil ;
Air do chridhe maoth, brùi'e,
S' do ghruaidhean a' srùladh nan deòir ;
Ach cha 'n fheum thu nis gnùis-bhrat,
'G a làn-mhealtuinn gu dlùth 'n a làn-chòir.

CLI.

Chaidh gach doilghios air chùl dhuit,
Chaidh gach àmhghar is tùirse mu làr;
Theich gach duibhre 's gach dùldachd,
Theich gach buaireadh, 's gach ciùrradh, 's gach cràdh;
Theich gach iomaguinn, 's gach cùram,
Theich gach diomhanas siùbhlach, 's gach sgàil;
Theich gach caoidh leis gach ionndrain,—
'S tha gach sgìos dhuit air tionndadh gu tàmh.

CLII.

Sgaoil do phàilliunn o chéile,
'S am bu tric bha thu deurach fo bhròn;
Sgìth le osnaibh, fo chiùrradh,
'S iomadh deuchainn bha dùr 'g a do leòn;
Ach tha thu nis 'n ad làn éideadh,
Aig làn shaors' 's an tigh nèamhaidh, ag òl
As an lànachd nach tréig thu;
'S linn nan linn, cha tig éis air do stòir.

CLIII.

Thionndaidh bròn dhuit gu h-aoibhneas,
Thionndaidh duibhre na h-oidhche gu lò;
Cha tig sgaàil air do shoillse,
Tha do dhealradh 'n a bhoillsgeadh gun cheò;
Thionndaidh t' ùrnuigh gu seinn dhuit,
Air a' chlàrsaich ro bhinn, tha do 'n òir;
Seinn nan dàna 's nan laoidhean,
Air a' ghràdh rinn co-lìonta thu le glòir.

CLIV.

Fhuair thu crùn na làn duaise,
Mar an gleachdair a bhuadhaich 's an réis ;
A' chlach gheal, 's an t-ainm nuadh òirr',
Nach tuig aon, ach na fhuair i iad féin ;
'S an deis fhìor-ghlan- neo-thruaillidh,
Chaoidh nach caochail 'n a snuadh, 's 'n a glansgèimh,
'S craobh na beatha, bhith-bhuan dhuit,
Le naomh thoraibh ro luachmhor a geug.

CLV.

'N uair a shéidear gu fuaimneach,
An trompaid le 'n luaisgear na sléibht',
'S a dhùisgeas o 'n uaighibh,
Na mairbh bha 'n an suain annt' gu léir ;
Chi na slòigh do ghlòir uasal,
Air deas-laimh an Uain, 's mar-ris féin,
A 'toirt breth air na h-uaibhrich,
'N aghaidh t' iomraidh chuir suarach an Léigh.

CLVI.

Sin an là 'm bi do shòlas,
Air a lìonadh do ghlòir 'n a làn sgèimh ;
Anns an iomlanachd òirdheirc,
Anns an sgeadaich Iehobhan a threud ;
'N uair theid diabhuil air fògradh,
'S na shaltair fo 'm brògaibh Mac Dhé,
Fo bhinn-dìtidh gu dòlas,
Gu loch teine na dòruinn 's na péin'.

CLVII.

Chi na h-aingidh thu 'n uair sin,
'S bidh do ghlòir 'n a mhòr uamhas dhoibh féin ;
A' cur ri 'm piantaibh, 's ri 'n truaighibh,
Nach do chreid iad na chual iad o d' bheul ;
Ach bidh aoibhneas le luathghair,
Aig a' mhuinntir thug cluas do do sgeul ;
Toirt na glòir' do 'n Ard-uachd'ran,
Thug thu riamh dhoibh mar bhuachaille treud'.

CLVII.

'S dhuit cha 'n aithreach gach deuchainn,
Rinn thu ghiùlan 'n a aobhar 's an fheòil ;
Shiab o d' shùilibh na deura,
'S t' aghaidh ungt' le h-ol-aoibhneis gun sgleò ;
'S cha tig neul air do léirsinn,
O làn mhealtuinn do Dhé 'n a làn-chòir ;
Oir tha ghrian ort air éirigh,
'S tu mar shoillseadh nan speur 'n an làn ghlòir.

CLIX.

Deatach smùididh am pian-san,
Bhios a' dìreadh, 's a sìor dhol an àird',
Cha toir osnadh o d' chliabh-sa,
Ann an truas ruith', oir chrìochnaich dhuit cràdh ;
Oir bidh t' anam co lìonta,
Leis a' ghlòir air 'n d' rinn iadsan mòr thàir,
'S t' Aleluia gu sìorruidh,
Bidh dol suas 'n uair tha 'm pian-s' n a làn àird'

CLX.

Bidh an caochladh co iomlan,
Air na naoimh, nach gabh iomradh an dràsd ;
'S nach tig gluasad le duilchinn,
Air an sonas, le h-urchuidibh chàich ;
O ! faiceadh peacaich an iomrall,
Gabhail impidh le h-iomaguinn 'n a thrà ;
Ann an dòchas 's am muinghinn,
Tréigsinn uilc ann an iomlaid saoir ghràis.

CLIX.

Ach, tha sinn' air ar fagail,
As do dhéigh, ann am fàsach nan deòir ;
Fosgailt', buailteach do àmhghair,
'S do gheur-leanmhuinn tha ghnàth oirnn an tòir ;
Ach an tròcair nach fàilnich,
Tha ni 's leòir ann a ghràs gu 'r toirt beò ;
Chum ar n-anama 'n a chàs-san,
Chumail suas ann an tàbhachd 's an treòir.

CLXII.

A Thi iochdmhor, 'n ad fhàbhar,
Dean 's a' chreidimh sinn làidir is beò ;
'S nochd gu treun dhuinn do ghàirdean,
Toirt do naimhdean fo 'd shàil mar chos-stòl ;
'S lùb do nèamhan o 'n àirde,
Leig do dhealanach deàlrach feadh shlògh,
'S cuir do shaighdean geur-shàithte,
Ann an cridhe t' eas-càirdean, 'g an leòn.

CLXIII.

Gus an strìochd iad gu làr dhuit,
Tre ghràs aithreachais shlàinteil, d' an deòin ;
Le féin-ghràin is féin-thàire,
'S ann an ùmhlachd a' ghràidh mar bu chòir ;
Gabhail tlachd ann do stàtuibh,
'S air son peacaidh fo nàire 's fo bhròn ;
Dol fo d' chuing gu féin-àicheil,
Le toil-inntinn is gairdeachas mòr.

CLXIV.

'S leudaich ionad ar pàilliuinn,
'S brat ar bùtha chur sgàil oirnn is dìon ;
Sgaoil ar cùird feadh an fhàsaich,
Ann am farsuingeachd tàirngte 'n ad rian ;
'S dean ar cuailleachan làidir,
Is do-ghluaiste 'n ad stàtuibh gach ial,
'S thigeadh sliochd air gach làimh oirnn,
Réir do gheallaidh, le gràdh dhuit bhios lìont'.

CLXV.

'S meudaich maoin do dheadh chàirdean,
'S leat an t-airgiod, an tain, is an t-òir,
'S dean iad fialaidh, pailt-làmhach,
Chumail bìdh ann ad fhàrdoich mar stòr ;
Chum do theachdairean gràdhach
Chumail suas chum do chàs bhi dol leò ;
Sgaoileadh sgeula na slàinte,
Le deadh shoirbheas nan gràs chum do ghlòir'.

# AN ROIMH-RADH.

---

RINNEADH am Marbhrann a leanas air an "fhirrean chòir" agus ainmeil, Dòmhnull Munro, leis an duine chomasach ghiadhaidh a dh éug o cheann ghoirid sna Hearadh, Iain Moristan, mu'm faoidte a ràdh an là dh'eug e, "gu'n do thuit Uachdaran agus duine mòr ann an Israel," agus d'am b'fheair "là a bhàis, no là a bhreith," neach nach d'fhàg a leithid eile sa Chinneach-Ghàidhealach a thaobh a ghibhtean, agus a thàlann mar Bhàrd.

Rugadh an duine cliuiteach so Dòmhnull Munro, an sgire-Phort-righ 's an Eilean sgiatanach, mu'n cuairt do'n bhliadhna 1778. Agus chaill e 'fhradharc ann an laithean òige leis a Bhric, mu'n d'fhosgail an Tighearna sùilean inntinn, gu bhi a faicinn agus a' cur an céill, saibhreas do-rannsachaidh Chriosd d'a cho-pheacaich, a thaobh an robh iadsan dall ge d' bha fradharc an sùl aca. Bhàsaich e air a bhliadhna 1830. An dèigh na stiubhardachd a fhuair e o'n Tighearna a choimhlionadh gu dìleas, a chum glòir Dhé, agus slàinte iomadh annam neo-bhàsmhor d'am bheil "a chuid is mò beò

gus a nis, ach tha cuid diubh nan cadal." 'San là an robh-aincolas agus dorchadas a còmhdachadh na Tire agus nach robh "guth an turtuir, ach ainmig r'a chluinntinn innte," gidheadh 'san là dhorcha sin thog e suas 'na aonar Bratach, agus Fianuis Iosa Criosd, agus chum e suas iad araon gu treun gu la a chriche, an aghaidh iomadh doinionn uamhasach a shéid air, is gann is urrainn do dhaoine, anns an là mheagh-bhlàth so a thuigsinn, no a ghabhail a stigh, a thaobh "gu'n do sheas an Tighearna làimh ris, agus g'un do neartaich se e, do bhrigh gu'n do mheas e dìleas e."

Cha bhiodh e dhombsa, ach ionann is dìomhain facal a ràdh mu chliù an duine dhiadhaidh so "oir bha deadh-theist aige o na h-uile dhaoine, agus o'n fhirinn féin" agus ge d bhithinnse cho comasach, agus cho fòghluimte ri aon duine 'san Tìr, cha tigeadh aon ni a b'urrainn mi 'ràdh mu dhéibhinn, ach fada, fada goirid air na tha'n Dàn so féin a' cur an céill d'a chliù.

L. M. G.

# ACROSTICK.

***Anns am bheil a cheud litir do gach sreath a deanamh suas na facail a leanas. Roimhradh do bheatha Dhomhnuil Munro.***

R uibhse tha guth anns an dàn so
O ' luchd siubhail an fhàsaich,
I s tha 'g imeachd 'nar tràillean
M ar ri sàtan na truaigh';
H o! nach gabh sibh gu tràthail
R is a' ghlaodh tha o'n àirde
A nn an tròcair shaor gràsmhor
D hé trid fàbhair an Uain;
H -'àr ro mhòr, a's creach làidir
D huibh bidh cinnteach mur tàr sibh,
O bhinn pheacannan gràineil,
B ha 'gar tàladh 's gach uair,
H -aon tha feumach an tràth 's air,
E isdibh cuireadh na slàinte
A gus gealladh 'na ghràdh dhuibh,
T hogas dhàsan sibh suas.
H o! grad theich 's thig na chòdhail
A ghabhail seilbh air a thròcair,
D haingnich briathran a bheòil dhuibh,
H -àmhghar mòr bhi 'teachd dlùth
O 'n tha gealladh a' ghlòire;
M òr mu ghabhas tu coir air,
H o! dean cabhag 's e'n t'òir ort,
N uair tha chòmhla neo-dhùint',
U aith' bidh do sgaradh do-bhrònach
I meachd t-anma gu dòruinn,
L eis gach mallachd a's dòlas
M ar do thròcair nach lùb,
U ! bidh do leir-sgrios gu'n dòchas,
N i gu'n fheum bidh do dheòir dhuit,
R igh nan dùl dheanamh tròcair
O rt ma dheònaich a rùn.    I. M.

# MARBHRANN

DO

# DHOMHNUL MUNRO

---

Bidh cuimhn' is iomradh an còmhnuidh
Air na fìreanaibh còire,
Dh-ullaich Criosd 'na thròcair
A' chùm na glòire tha shuas,
Is bidh an dàn so 'na chòmhradh,
A' cuir an céill ann an òrdugh,
Cliù is béus an deadh òglaich
Dòmhul Munro 'na mòr-bhuadh,
A dhaingnich fianuis na chòir-san
Ann an Ios' fhad's bu bheò e,
'Sa shaoithrich dian ann an còmhrag,
Air taobh a' ghlòir' fad a chuairt'
Fo àrd-bhrataich na mòrachd,
'Sna ghabh e dìon ann an dòchas

Fo'n ghabh e fasgadh an còmhnuidh
'Sa bha 'ga chòmhdach mu'n cuairt.
'S aobhar iùndrain 'san uair's thu
Do mhòr àireamh mu'n cuairt duit,
A rinn thu fhàgail nan truaghain
Fo thròm smuairin a'd' dhéigh,
Na lìonas t'àite cha d'fhuair iad
Ann an gibhtean 'sam buadhan:
Leis gach tiodhlaca luachmhor
A thàinig 'nuas ort o néamh,
'S mar rinn gràs an ath-nuadhaich
Anns gach pàirt thu cho buadhach:
'S ni ro àrd e r'a luaidh dhomh,
Gu a chuir 'san uair so an céill;
'S gu'n mo chomas ach suarach,
Gus do theist thogail suas leam,
'S gun mo chliù-s' ort ach luatha
G'a cur air snuadh do ghlan-sgéimh.

Fhuaradh creidimh o Dhia leat
Air an ìobairt choimhlionta,
Dhaingnich còir tha neo-chrìochnach
Dhuit gu siorruidh 'na shìth,
Fhuair thu'n Spiorad mar thiodhlac
A rinn do bhuadhan a riaghladh,
Chum an cleachdadh 'na rian-san
A rinn do lionadh le 'ghaol:

Ghineadh clann ann an Criosd leat,
Air do bhrollach chuir cìochan
Chum an altrom mar chìochrain,
Le bainne fiorghlan gu'n ghaoid,
Lag a's làidir 's am meudachd,
A réir am fàis anns an diadhachd,
Mar stiùbhard glic rinn thu'm biadhadh
Oir bha'n fhialachd dhoibh saor.

Bha thu 'd'fhirean treun bu
Air carraig slàinte do-g dhòrnaibh,
Bu shaighdeir dìleas b' bheò air do shàil
Gu treun tòirt buaidh na còrdaibh,
Gidheadh mar naom s an fheòil iad
Anns an t-saoghal c amail 'nan lò iad,
Aite fuirich bhiodh beò a' chum fàis,
Gu gabhail suaimh maibh an còmhnuidh
Chum thu agad n agaisg am beòil duibh,
'Sna h-uile ceum a eachdach beòthail
'S tù coiseachd tea luicht' saor ghràis.
A chum na duais le eud thu
'S ge d' bha do nai dh bhiodh gu reubadh,
A' cur nan' geimhl an Léigh sin,
Do dhlighe Chriosd n do chridh'
Cha d'fhuair an diab treun leat,
g 's mi-bhéusan
Bha do bhuadhannan ha gun léir-sinn,
O's ceann mhórain 'naur a bh'aig Ios'



Farsuing fosgailt' am pàirtibh
Mar thaisgeach làn bha do chridh' :
'S tu gabhail beachd air mhodh àraid
Air gliòr a's mòrachd an àrd-righ,
Air oibre cruthaichte a làmhsan
'San doimhne, air làr, 's os do cheann,
'S do fhradharc sùl ge do dh'fhàg thu
Ri aimsir t-òige 'nad phàisde,
Fhuair thu dùbladh na àite
... nua... inte an Righ,
'S mar rinn gràs an ... obhar nàire
Anns gach pàirt thu ... n mo dhà shùl,
'S ni ro àrd e r'a luaid ... nar bha thu
Gu a chuir 'san uair so ... ith.
'S gu'n mo chomas ach ...
Gus do theist thogail sus' thu
'S gun mo chliù-s' ort achor,
G'a cur air snuadh do ghl...h
h àm
Fhuaradh creidimh o Dhith leat
Air an iobairt choimhlio... àirdean,
Dhaingnich còir tha neo-a'n nàmhaid
Dhuit gu siorruidh 'na s...ll,
Fhuair thu'n Spiorad m... shàtain
A rinn do bhuadhan a ...u'n tearnadh
Chum an cleachdadh '...riteach
A rinn do lionadh le '...adh 'gu teann
...sadh le gràs thu

'S le beò eud chum an slàinte,
'S tric a dh'eubh thu nach b'fheaird iad
Luchd-teagaisg fàs nam balg mall.

Is aobhar nàire do mhòran
A shealbhaich tàlannan mòra,
'Sa thogadh suas ann am foghlum
Fo ainm bhi beò 's iad fo'n bhàs,
Nach d' ruith a' choi-lige còmhladh
A chumail coiseachd 'san ròd ruit,
A ghlac an crann na do dhòrnaibh,
'S nach d' sheall ri d' bheò air do shàil
O nach do bhrist iad na còrdaibh,
A cheangail teann ris an fheòil iad
A dh'fhàg neo-fheumail 'nan lò iad,
Gu sliochd thoirt beò a' chum fàis,
Is nach robh 'n anmaibh an còmhnuidh
Fo chumhachd teagaisg am beòil duibh,
A dh'fhàgadh éifeachdach beòthail
E 'shluagh ro'-òrduicht' saor ghràis.

Is mar a lionadh le eud thu
Mar shearraig nuadh bhiodh gu reubadh,
Air taobh aobhar an Léigh sin,
A leighis creuchdan do chridh'
Thogadh fianuis gu treun leat,
An aghaidh teagaisg 's mi-bhéusan
Chinn-iùil nan dall bha gun léir-sinn,
'S nan naimhdean geur a bh'aig Ios'

Mar bacadh tròcair Mhic Dhé iad,
Rinn thu dhearbhadh 'sa shéuladh
Air dhoibh bhi trom fo'n an-aoibhinn
Gur sgrios-léir dhoibh bu chrìoch,
'S cha b'ann a mhàin le do bheul
A rinn thu 'chaismeachd sin éigheach,
'S do bheatha air chur an céill doibh
Gu'm b'aon bha ceusd thu le Criosd.

'S ni bha ghnàth 'ga do leònadh
Bhi faicinn rian an luchd-treòraich,
An aghaidh 'n teagaisg 's an eòlais
Air reachdaibh glòrmhor 'n àrd-righ,
'Sa toirt dearbhaidhean mòr air,
A' chliù th'air gràsan Iehobhah
'S an gnàth toirt fianuis 'sa còmhdach,
Nach b'ionann beòil doibh is cridh' ;
Freumh gach uilc bhi fo'n chleòca
Gaol an airgiod bu mhò leo,
Mar shaibhreas 's buannachd a b'òirdheirc
Na masladh 's bròn fo chuing Chriosd,
'San cleachdadh féin air an dòigh sin
'Se toirt na bréige da'n còmhradh,
'Sa mhuinntir eudmhor an còmhnuidh
Fo lotaibh mòra da'n trìd.

'S ge d' bha diomhanas sgrìobhta
'Na do shealladh gach aon uair,

Air gach ni bh'anns an t-saoghal
De'n d'rinneadh ìodhail do mheall,
A's ann bhiodh t'anam fo ìoghnadh
Ag amharc nitheanaibh tìmeil,
'S tu faicinn làmh fir do ghaoil annt'
O ! b'e do shìochaint gach àm
Bhiodh tu sealbhachadh milseachd,
Anns an tròcair a' b'ìsle
'S ann a mheasadh a pris leat,
'Se luach na h-ìobairt a bh'ann
'S ged bu gheall-daingnich iad daonnan
Dhuit-s' air lànachd t'Fhir-saoraidh
Timchioll-ghearrta bha do chridh' leo,
Gu dlùth air Criosd o's do cheann.

'Nuair bu dlùith' bhiodh do chòmhradh
Air nithe talmhaidh no feòlmhor,
Bha 'n earail naomh a thug Pòl dhuit
An cleachdadh beò na do chridh,
Bhiodh do chainnt an deadh òrdugh
Fo bhlas ùr-labhraidh an còmhnuidh,
Le salann gràis a chum fòghluim
'S cha b'ann gu connspaid no strì,
Bhiodh t-inntinn shuas ris a' ghlòir sin
Air 'n do dhaingnicheadh còir dhuit ;
Lìont' le iongantas sòlais
'S tu 'mealtuinn dòchais làn-chinnt,

Air na beannachdan mòra
Tha'n co-cheangal siorruidh na tròcair,
Tre'n mheasadh tìm leat ro òirdheirc
Ach air mhodh sònraicht' ro fhaoin.

Ge d' mheasadh aimsir diom-buan leat
Mheasadh tìm leat ro luachmhor,
*A* chleachdadh dìchioll a's cruadail
Air taobh an Uain fad do là,
Do shìochaint féin 'dheanamh suas ris
Cha b'e a mhàin bh'ort mar uallach,
Ach anmaibh ghràsmhòr a shluaigh-san
A thogail suas dha do ghnàth,
'S o'n ghabh thu chuing air do ghuailibh
Gu dol tre dheuchainnean cruaidhe
B'e do chrìoch mar fhear-cuairte,
Do thoradh suas a bhi fàs
'S do shùil a ghnàth togta suas ris,
An dùil ri gràs an àrd-bhuachaill'
A chum do shaothair 'bhi buadhach,
Gu anmaibh truagh 'thoirt gu slàint'.

Bha thu truacanta bàigheil
Ris na braighdean bu tràilleil',
A bhà 'nan ciomaich aig Sàtan
'Gan cumail làidir fo dhaors',
'S t'innidh thròcair làn gràdh dhoibh
Ge d' b'iad do naimhdean 's t'eascàirdean

B'e t'fhior dhùrac tre ghràs doibh
Gu sealbhaicht' slàint' leo gach aon
A thaobh du chaoimhneis do'd' chàirdean
A bha tre Chriosd duit na'm bràithrean,
'S ann bha do mhaoth-chridh' gu làthail
Cur thairis làn doibh le gaol,
'S tu giùlan iomhaidh an t'Slànuighear
Anns gach buaidh agus pàirt dhiot,
'S mòr a chite 'na d'fhàiltibh
Dheth 'naomhachd àluinn ro chaomh.

Fhuair thu neart 'na do ghàirdean
Gu bhi gleachd ann an tàbhachd,
Fo na h-airm nach do dh'fhailnich
Rinn treun thu 's làidir fo d' cheann,
A chaidh a mach 's gach cruaidh chàs leat
An aghaidh armailt an nàmhaid
Air 'n tugadh buaidh fad do là leat,
Ge d' bha e ghnàth ort an geall
Ach fo cheannard do shlàinte
Bhrùth do naimhdean fo d' shàiltibh
Is chuir thu'n ruaig anns gach blàr orr',
'S do chlaidheamh sàitht' annt gu teann
Bhiodh amhladh mòr air feachd Shàtain,
Ag éisdeachd gleusaidh do chlàrsaich,
Is t'iollach fhuaimneach buaidh-làraich,
'N uair bhiodh an àirc 'na do chàmp.

'S mar bha t'anmhuinneachd làthail
A' cur feum air ùr ghràs leat,
B'e do bheus bhi fein-àicheil
Cia cho àrd 's bhiodh do bhuaidh,
'S faire shònraicht' a ghnàth ort
Nach deanta dìmeas no tàire,
An cor ìosal air gràs leat
Ach g'a àrdachadh suas :
Cha b'ann le lòchran a mhàin
A dh'imich Dòmhull tre'n fhàsach,
Ach ola an còmhnuidh o'n lànachd
Nach do thràigh fad do chuairt,
Tre fhéin-fhiosrachadh gràsmhòr
'S tric a theagaisg thu chàch e,
Nach b'ann uatha féin a bh'an slàinte
Ach tre fheartaibh blàth fuil an Uain.

Do sholus naomh rinn thu leanmhuinn
Le cogais mhaoth agus anmhunn,
Is t-inntin chaomh cho neo-mharbhant'
O's ceann na talmhuinn do ghnàth,
Fhuair thu'n saoghal na chealgair
Le bhrionnal baoth cho neo-earbsach,
'S gun chuir thu thaobh e le 'shalchar
Mar phlaosgaibh falamha gun stàth,
Bu ghaisgeach treun thu 'bha calma
An aghaidh séisdeadh nan garbh-chath,
'S tu air do ghleusadh fo t-armachd
Uchd-éididh 's ceann-bheairt na slàint',

Gach ni bh'an déigh air sgrios t'anma
Rinn thu cheusadh 's a mharbhadh,
Is chlaoidh thu'n fhéin toirt beul balbh dhi
Gu'n chomas labhraidh ach gràs.

Bha do bhuadhaibh 's do ghràsaibh
A' co-chòrdadh gun fhàillinn,
Ged bha'n fheòil 's a gath sàithte
Le teachdair Shàtain a'd dhéigh,
B'fhìor fhear-leanmhuinn air Paul thu
Fad do chuairte tre'n fhàsach,
'Giùlan uallach an àlaich
Is cùram gnàthaicht' an treud,
Bha'n ro-chùram-san làthail
A' luidhe dlùth riut mu t-àirnibh,
Is eallach trôm aig cathair-gràis ort
Far 'm bu ghnàth leat bhi treun,
'San Spiorad uchdmhacaich o'n àird ort
Aig éigheach suas ri d' naomh Abba,
Gu'n cumta suas iad 's gach gàbhadh
A chum's nach tàrladh dhoibh beud.

Thugadh gliocas a's ciall duit
A ghlacadh shionnach chum dìonaidh,
Dearcan òg nan crann-fiona
Mu'n rachadh 'n crìonadh 's iad maoth,
Bha do phuincibh cho fior-ghlan
'S cho geur-rannsachail dìomhair,

'S nach tugta fasgadh do shìon leat
A bhacadh diadhachd le daors';
Is t'fhaicill dlùth mar an ceudna
Nach mùchte gràs cia cho ìosal,
A dh'fhaodadh Sàtan le lìontaibh
A chumail shìos fo chruth gaoid,
Ach 'cumail taic' ris le dian-spairn
An aghaidh innleachd an diabhuil,
'S an t-ionmhas làn bha o Dhia dhuit
Cuir buil air t'iarrtuis gu saor.

'N uair dh'fhosgladh suas duit gu fialaidh
Stòr na'm beannachdan siorruidh,
'S a rinneadh stiùbhard le Dia dhiot
A chum a riaghladh gu saor,
Bhiodh pailteas lòin do na cìocraich
Is uisge beò do na h-ìotmhoir,
'S do na leòntaibh sàr-iocshlaint
A ghlanadh iorbhail gach gaoid,
Gach soitheach falamh bhiod lìonta
Dheth'n ola a' dhìoladh na fiachan,
'S cha bhiodh aon diubh nach riaraicht'
A nuas bho lìontachd na maoin
Oir bha'n t-ionmhas ud siorruidh,
Is creidimh 'gabhail coimhlìonaidh
Air na geall'aibh ion-mhiannuicht';
A cuan neo-chriochnuicht' a ghaoil.

Gheibheadh lomnochdaich éideadh
Is balbhain fosgladh am béil ann,
'S lotan chridheachan réubta
Leigheas chreuchdan is leòn,
A 'neach bha caillte bhiodh deadh-sgeul air
Is gheibheadh anmhuinneachd tréine,
'Sa neach bha'n dorchadas léirsinn
Is laigse an euslaintich treòir
Is luibhre a' glanadh o 'bréine,
'S gach cneidh-ghalair no eucail
Is uisgibh Iordain làn éifeachd,
Gu'n toirt gu sgéimh mar bu chòir,
Dh'fhàs Abana neo-spéiseil
'S fhuaradh Parphur gun fheum dhoibh
Buailt' le plàighean na h-Eiphit,
'S a n uillt nach faoidte leò an òl.

'S an uair a shileadh an driùchd ort
Bu treun an gleachdair thu 'g urnuigh,
'S do chridh' teth cho maoth-bhrùite
'S tu tagradh dlùth trìd an Uain,
T'innidh ghràidh an geur-dhùrachd
Fo fhrasaibh blàth nan gràs ùraich,
A' mealtunn làthaireachd a' ghnùise
Is deatach tùise a' dol suas,
B'fheairde neart na caol-sùmid' sin
Is b'fheairde taic na cuilc bhrùite,

Toradh blà t'ìobairt-chùbhraidh
Dheth 'n ola ùngaidh a nuas
Gheibheadh doill an sabh-shùl ann
Is bacaich leumnaich gu sunntach,
S rach' òighean cadail o dhùsal
Is mairbh a' dhùsgadh o'n suain.

Leis cho éolach sa dh'fhàs thu
Air fear-casaid nam bràithrean,
Tha ri foireigneadh an àlaich
'S gan toirt a ghnàth leis a thaoibh,
Bha do mhaoth-chridh' cho bàigheil
'S gu'n rach' tu sios air a sgàthsan,
Do'n doimhne g'an tearnadh
'San toirt o mhàig an droch aoin,
'Ga leantuinn fein air an sàiltibh
A chum 'nam baideal a b'àirde,
Do chruth chosamhlachd Shàtain
Ri obair gràis anns na naoimh,
Is cùram mòr ort mu'n tàrladh
Le Prionnsa Thiruis an àrdain,
Gu'n sgriosta a h-aon diubh le bàs
An neo-thimchioll-ghearrt ann an cridh.

Nuar ghairmeadh t'anam do'n t-suaimhneas,
Dh'ullaich àrd-righ nam buadh dhuit
Bu ghoirt cràiteach an sluagh sin,
A bha mu'n cuairt ort a ghnàth

Bu fhrasach deòir air an gruaidhean,
'San cridhe leòinte fo chruaidh-chàs
Do-thigh bu Bhòchim e'n uair sin,
Le gal nan truaghan thu dh'fhàg,
'S cha b'ioghnadh mor ged bu chruaidhe,
Air fuil 's air feòil do thoirt uatha
Sàr oid'-altrum cho luachmhor
A thogail suas uath' cho tràth,
'S ge d' b'aobhar bhròin e cho luath leò
'Sa chaill iad comunn an uasail,
Bha caoimhneil carthannoch truasail
S' an anmaibh fuaighte ruit an gràdh.

Bha thu'd chobhair gu fuasgladh
Air na bochdan fo thuairgneadh,
Bhiodh aig osnaich fo smuairin
Fo thuinn 's mi-shuaimhneas an sàs,
B'iuchair-fhosglaidh bha buadhach
Air cor nam deòraidh 's nan truaghan
A bhiodh le Sàtan g'am buaireadh
'S 'gan cur 's gach uair fo chruaidh-chàs
Is iomadh eire a's uallach
A bhiodh ro throm air an guailnibh,
O'n d'fhuaradh saors' iomadh uair leò
'N uair ghlaoidhte suas leat nan ainm,
Sa spealgta an cuibhreach gu luath dhiù
Fo ghiallaibh bàis bhidh làn-bhuaidh ac

'S bhiadh cliù saor ghràis a dol suas leò
Chum gloir àrd-bhuachaill an slàinte.

Nuair thigeadh 'n làn sin a nuas ort
Gheibheadh peacaich iom'-ruaigte,
Fo dhìteadh cogais 's làn uamhais
'S fo throm uallach a's sgìth,
Fois do'n inntinn thonn-luaisgte
Saorsa o gheimhlichibh cruaidhe,
'San Spiorad naomh gu treun buadhach
'Gan toirt gu suaimhneas le sìth,
'San crìdhe reòit bha fo'n fhua r-dhealt
Thigeadh beò le crith-ghluasad,
Is anail bheòil Righ nan sluagh ort
A' teachd a nuas mar threun ghaoith,
'S am fear bu treise 'se 'n uachdar
Is creach an t-Sàtain ga fuasgladh,
'S bhiodh ceòl do ghàirdeach ais fuaimneach.
Toirt sgrios air cluain an droch-aoin.

Fhuair thu gealladh ro àraidh
A choimhlionadh a'd' là dhuit,
Clann do chloinne fo àrach
An t-soisgeil ghràsmhoir ri d' lìnn,
Righ nan uamhas 'nuair thàinig
Cha d' chuir e fuathas no sgàth ort,
Cha robh gath anns a' bhàs dhuit
Ach gairm o àmhghar gu sìth,

Thàinig samhradh an àigh ort
Theich gach duibhre agus sgàile,
'S cha tig oidhche gu bràch òrt
Do sholus làn bidh a chaoidh,
Dh' fhàg thu Senir 's Amana
'S gach leòmhan's béisd a bha tàmh annt
Do bheinn a mhirr is tùis aloes
Thug Aingle thu'n làthair an Righ.

'S ged tha do chomhar air f halmh' cha'
Shìos fo f hòidean na talmhuinn,
Tha t-f hianuis beò gu bith-labhraidh
Ris na h-aingidh 'san t-saoghal,
'S mar tig gràs orr' ri aimsir
'Gan toirt beò tre'n ath-ghineamhuinn
Chi iad Domhul ge d d' h'f halbh e,
A' teachd an armailt nan naomh
A nuas o nèamh chum a dhearbhadh,
Nach breug no sgleò bha na shean' chas
'Sa chur Amen ri binn-damnaidh,
An dream a dhearmaid an saors',
A dhionnsuidh léir-sgrios d'an anmaibh
Gu ifrinn-theinteach g'an tearbadh,
Gu cuan neo-chrìochnach gu'n tean' cas
Do dh'ionmhas feirge nach tràigh.

'S sin an t-àit am bi a ghairatinn
Anns na lasraichean feirge,

Is gath na cogais g'an teirbheart
'S Deimhnibh foiréigneach g'an cràdh,
'N àmhunn-ghoilteach is deirge,
Is tonn air thonn a sìor ghairm dhoibh
Air peanas peacaidh ni's gairge,
'Sa dol an gairbhead gach tràth
O'n chuir iad cùl ri san tairgse,
Bidh teas na fùrneis nis seirbhe
'Sa deatach smùidreach bidh doirbh dhoibh
Gun dùil ri teanacas gu bràth,
'S ma mheas iad Domhul air mhearachainn
'Nuair chuir e'n céill doibh an amaladh,
Innsidh siorruidheachd d'an anamaibh
Gu'r iad gu dearbh' a bha baoth.

Ach'n àm bhi tional an iarmaid
A ghineadh l'esan an Criosda,
Na shaothair-ghràidh anns an fhionlios
Tre fheartaibh siol-chur nan gràs,
'Sa théid an gairm-san gu fialaidh
G'an togail suas anns na neulaibh
An códhail àrd-righ na siochaint
An culaidh chiataich gun sal,
'Sa sheasas Domhul 'na fhianuis
Air ceann a shliochd nan cruth-fiorghlan
Na thrusgan maiseach geal sgiamhach,
Le gnùis gun fhiamh ach gean-gràidh

'San Glaodh e'n àird le beul lìonta,
Feuch mis' sa chlann 'thug Dia dhomh
A' mhealtuinn sòlais ion-mhiannuicht',
An tobair shiorruidh nach tràigh,

O'n fhuair iad fois ann an Criosda
Le'n chuir iad dòchas 'na ìobairt
Tre chreidimh beò air fuil phrìscil,
Bhiodh dhoibh mar ioc-slàint' an slàint'
Air dhoibh bhi 'g osnaich gu h-ìosal,
Bha corp a bhàis dhoibh na Phriosan
'S ge d bha gleachd ris na phian doibh
Bha suaimhneas sior'uidh do'n ghràdh,
B'e sud an sòlas a lion iad
An dùil an còmhnuidh làn mhiann air,
'S nuair thig cò-làmh an triall dhoibh
'S iad làn choimhlionta na làthair,
Bithidh aobhar glòraich air Dia ac'
Feadh linn nan linntibh gu siorruidh,
Gu'n ghairmeadh Domhul g'an spionadh
A mach a liontan a bhàis.

Ach tha thu nis anns na nêamhan
Le d chlàrsaich òir air ùr-ghleusadh,
'S cha lagaich fuaim a cuid téudan
O sheinn laoidh éibhinn an Uain,
Cha chuir sruth Bhabiloin éis ort
O sheinn air gloir nan làithean réite,

Chriochnuich bròn bùthaibh Chédair,
'S cha'n i tìr Mhesech do chuairt,
Ach ionad còmhnuidh an Dé sin
A rinn le 'ghlòir do làn-éideadh,
Cha tig sgleò air do leirsinn
'S cha'n fhaicear deur air do ghruaidh,
Is gearain cràiteach fo dheuchainn
Cha tig gu bràch o do bheul ann,
Ach sonas lànachd nach tréig thu
Le Aingle treun ort mu'n cuairt.

'S neo-fhoirfeachd an tràthsa
Tha mar easbhuidh a mhàin ort,
Nach robh Diomhair an t-Slànuighear
'Na iomlàineachd leat shuas,
Ach 'na àm thig an là sin
'S nach bi easbhuidh no fàilinn,
Air bhùill-ean dheth lànachd
Nuair thig an t'àrd-Righ a nuas,
Bìdh au cuirp mar ghlaine a' dearsadh
Air a ghlanadh 'san àmhuinn,
'Sa'n loisgear suas na h-eas-càirdean
Le'n d'rinneadh tàir air an Uan,
'S bìdh an anma geal a sìr dhealradh
'San com cho cuimte san aon nàdur,
An aonachd ghlòrmhor ro àluinn
Nach sgar am bàs gu bith-bhuan.

Ach tha sinne air ar fàgail
As do dhéigh anns an fhasach,
A dol fo bhròn tre ghleann-Bhàca
'Sa Dhé bi ghnàth air ar stiùir,
'S lion do thobraichean làn dhuinn
Slochdaibh dionach neo-thràighte,
'S thor dhuinn ciochan bhios slàinteil
Mu'n téid sinn bàs leis a ghrùid,
Thoir sinn beò le t'ùr-ghrasaibh
'S daingnich còir dhuinn na t'f hàbhar,
'S ullaich lòn dhuinn g'ar n'àrach
'S bi féin a ghnàth aig ar bùird
Thoir dhinn innealaibh-tàir'nidh
A chum gu'n deòthlair ar sàth leinn,
Do ionmhas sòlais na lànachd
Tha'n cliabh an t-Slànuighear chiuin.

Cum bho dhion o na tairbh sinn
Oir tha'n bùireich a' seirm ruinn,
'S dion fo'd sgàil sinn o ghairbhinn
Droch cuideachd choirbte a mhi-rùin,
Dean ro chinnteach do ghairm dhuinn
Sgeaduich diongmhalt' fo t-airm sinn,
'S dean dhinn saighdearan eirmseach
Is aimsir dhoirbh oirnn teachd dlùth,
Dìon o chlosaich a' mhairbh sinn
'S dìon o thrombaid na foirm sinn,

Na biodh t'fhacal gun tairbhe
Ach ro shoirbheasach dhuinn
Na fàg air cladach na failbh' sinn
Thoir fo sgàil nan craobh-pailme sinn,
'S bi na d' dhìon o gach stoirm dhuinn
Is neul na feirge o's ar ceann.

---

# AM MELLENIUM.

---

I.

A CHOISICHE bi treun,
Ged tha geur airc ort,
Chionn mar chasaibh éild,
Nach robh do cheum farsuing,
'S mòr an comhar' slàint'
Ciocras bhi 'sa chàil ;
'S Ioseph cho làn bàigh ;
Gu sàsachadh t'acrais :
Rach an sàs ann 's tagair ;
'S cuir na làthair na th' agad
'S feuch nach ceil thu càil
Glaoidh gu h-àrd is abair :—

II.

Tha mi tùrsach tinn
Tha mi sgìth dochart,
'S ceangal air mo bhuill
'S cha dean mi coiseachd ;
Mallachd feadh gach linn
Air na h-uilc a mhill :
M' anam 's mi gun chlìth
'S mi ri sìor osnaich,
Thug iad spuill is creach dhiom
'S dh' fhàg iad mi làn airtneil,
Thi thuirt 's leòir mo ghràs
Thoir mi 'n àird' tharta.

III.

Thug e sud dhuit sgrìobht
Ann an tri facail,
Thusa gràs IS MI ;
Beatha 's brigh à cho-cheangail,
Fhireantachd a chaoidh
Do chùl-taic' 's do shìth,
Chuir do nàmh fo chìs
Bheir lùs crì a's chas dhuit,
Thug thar Shàtain feachd dhuit
Bhrùth fo shàil le neart e,
'N aghaidh thuiltean bàis
Thog e'n àirde bratach.

IV.

Ged tha fuil as feòil,
Ri gràs beò a' gleachdadh,
Tric 'gad' chur fo bhròn
Dh'fhàg thu leòint as meata ;
Ni a chumhachd mòr
T'anmhuinneachd gun treòir,
Chumail suas ri d' bheò
Bho gach sgleò as seachran,
'S gheibh thu lòn o 'fhacal
Fad do chuairt as t'astair,
Gu'n ruig thu fadheòidh,
A chum glòire dhachaidh.

V.

Biodh do chreidimh làidir
'S gu bràch na fannaich,
Buainidh tu mar fàilnich thu,
Sud an gealladh
Cùm agad na thàrr thu,
'S dean féum aig cathair gràis de
'S thig ort a nuas o'n àird' ;
Ni's feàirde t'anam
Biodh t'ùrnuigh 's do ghearan,
An càraid ri faire
'S an co-pàirt ri gràdh ;
Do'n t-Slànuighear bheannuicht.

VI.

Na biodh geilt no sgàth ort
Gu dol dha'n goire,
'S e Bóas t'fhear-dàimh
'S tù thréubh Elimelich ;
Se bheir dhuit corran fiaclach
Gu dlòghaibh 'leagadh sios leis,
Gu beathachaidh luchd-dioghluim
Nan diasan foghair,
'S éigin dhuit do ghreimibh
'San fhion-ghéur a thumadh,
Ni bhios dhuit ro-fhéumail
Gu géurachaidh do ghoile.

VII.

Cha ruig thu leas bhi diùid,
'S dlùth dhuit e mar charaid
'Se t' Athair e an tùs ;
Trid na h-ùr bhreith fhallain
T'fhear-pòsd nach cuir riùt cùl.,
T'fhear-tagraidh sa chùirt
'S dàna a dh'fhaodas tù,
Dol dh'ionnsuidh na cathrach
'Se do bhràthair barraicht';
T'urras làidir daingean
'S do bhreitheamh nach dìt
'Thu chaoidh le binn-sgaraidh.

VIII.

O'n thug e dhuit e fein
Gu léir leis gach beannachd,
Air talamh 's air neamh
Air son cré as anam ;
Ciod bhios ort mar éis
'S e 'g ràdh riut nach trèig,
Le focal a bhéil
Ga shéulachadh daingean,
Bheir creidimh e ceangailt'
Ann am bànntaibh geallaidh,
Gu sheòmraichibh féin,
'S cuiridh 'n fhéisd ud gean ort.

IX.

'S bu niarachd dream d'an gràdh e
Mar chéile falaicht',
Dh'fhaodas dol 'na làthair
Le dànachd anam,
Ag imeachd tre'n fhàsaich
An taice ri threun-ghairdean
'S e dh'fhuasglas as gach càs iad
A thig na'n caraibh,
Ge nàr leis 'n aobhar ghearain
Ni do chàch nach aithne
Bheir e pòg le failt dhoibh ;
'S bidh boladh gràis d'a anail.

X.

'S truagh nach robh mo ghràdh
Anns an ionad fhalaicht';
Linnigte rim' àirnibh
'Sa tàmh 'nam anam,
Gu peacadh mo nàduir
'S gach gaoid a ta na plàigh dho'
A dh'fhàg gu tinn fo chàdh mi,
Làn àmhghair 's carraid,
Uam an tiomchioll-ghearradh
'S m'aonachd ris a' ceangal;
Spiorad naomh nan gràs
Bhi 'gam 'àiteachadh air talamh.

XI.

O! nach ann tha'n drùidheachd
Air daoine dalla,
Nach sealladh 'na aodann
Gu gabhail aithn air,
Fàgaidh sud fo dhaors' iad
Mar bhruid aig dia an t-sao'il,
Ged ghairmeir iad gu saorsa
Chàidh daor a cheannach;
'S uamhasach an sealladh
Uaith 'n uair théid an sgaradh,
Dh'ionnsuidh léir-sgrios siorrui'
O chomunn Dhia 's nan aingeal.

XII.

'S uamhassach gu siorruidh
A bhios am peanas,
Anns an t-slochd gun iochdar
A' gul 's a' gearan,
'Sa giosganaich fhiacal
Gn bràch a measg nan diabhol,
Gun fhuasgladh on géur-phiantan
A bhios do-labhairt ;
Teine ifrinn 'na lasair
'San cogais gan agairt,
'S fad linntibh nan saoghal,
Cha'n fhaod iad teachd a mach as.

XIII.

O ! nach gabh sibh iompaidh
Le cùram anam,
'S am bàs a' tighin dlùth dhuibh
Mar dean sibh cabhag,
Fhad's tha ghairm nar cluasaibh
Nach éisdeadh sibh gu luath ris,
'Sa thròcair cho làn truais dhuibh
Tha buan is maireann
'S leaghaidh 'ghaol 'tha tairis,
Cridh' tha cruaidh mar charraig
Thugadh buaidh air sluagh leis,
A bha cho truagh ruibh cheana.

XIV.

'S iongantach an spéis
Thug Mac Dhe da leannan,
Chuir a gaol.e 'n éigin
Gu teachd g'a ceannach ;
Nuair dh'fhàg e glòir na neamhan
Do phiantan ifrinn léum e,
Ni dhòirt mar thuil gu géur air
'S gu léir a mallachd,
Chùm an réite a cheangal
Pòsd ris fein gu daingean,
'S cha'n ioghnadh a h-aoibhneas
Bhi saibhir aig a bhainis.

XV.

Cha b'e 'cuid maoin no saibhreis
A thug a thlachd dhì,
Cha b'e h-inbh no h-oighreachd
No loinn a pearsa,
Cha b'e dreach a h-eudainn
No'n teist 'bha air a béusaibh,
As cha b'e cliù a céille
No sgéimh a maise,
Ach gràdh 'bha do cheannuicht,
Nach cualas a shamhuil,
Thaobh a dhoimhne is àird',
Cridhe nàdurr cha ghabh aithn air.

XVI.

'S gràdh os ceann gach cainnte
A bh'ann gu beachdaidh,
Cha ruig eòlas ainglean
Air dol a steach ann,
Gaol siorruidh bha do-rannsaicht
Neo-chriochnuicht gun cheann air,
A ràinig air na h-aingidh
'Nam braighdibh peacach ;
'S gràdh nach gabhadh casg e
Thug o dhaors air ais iad
Dh'ionnsuidh sith do-labhruidh,
Ri Dia 's e'n daingneach neart'or.

XVII.

Gràdh iongantach d'a-rireadh
Thug Criosd d'a leannan,
Fhuair e i 'na striopaich
Làn mi-chliù as sgannail ;
'N cuibhreach fo bhinn-ditidh
Na ban-mhortair sa phriosan,
Gu'n d'leig e féin fa sgaoil i
'S bu daor dha h-anam,
Aice cha robh tochradh
'S ann 'dh'ioc e gu goirt e,
'S i gun ghràdh ach naimhdeas,
Gu'n cheannsuich e a droch-bheart.

XVIII.

'Se 'thug an gaol nach tréig e,
D'a chéile caidreach,
Ri 'glaodh rinn e éisdeachd,
'S gach éigin 's airce,
'G itealaich air sgiathaibh.
Na gaoith go toirt a déuchainn,
As lùb e fòs na neamhan,
'S air cherub mharcaich,
Dorchadas 's du-aigean,
Chuir e sios fo 'chasaibh,
'S chriothnuich sléibhte mòra
Roimh 'ghlòir nuair leig e'faicinn.

XIX.

'Nuair thainig e o Edom
Le 'chulaidh dhaiththe,
'Se sgiàmhach na éideadh
Mar thréun-f hear neartmhor,
Tighin seachad le cruinn-léumaibh
Air tulaichibh a h-éuceart,
Is tarsuing le buaidh-thréubhaich
Air sléibhtibh peacaidh,
Fhuil na braonaibh frasach
Shruth troimh'n aodann mhaiseach
An t-amar fion na aonar,
Mar laoch 'nuair rinn e 'shaltairt.

XX.

Sgiamhach air na sléibhtibh
Tha céum a chasaibh,
Mar theachdair an deadh-sgéil
Tha 'g éubhach caismeachd,
An t-soisgeil da chéile
'Bheir orra gu'm briosg léum i,
'Sa lionas i le aoibhneas
Nach mill àm peacadh,
'S mòr a bhios a h-aiteas
Sa làn mhiann ga mhealtuinn,
Cuartaichte làn sòlais
Na glòir 'tha aic' fo bhrataich.

XXI.

'S iongantas air neamh i
Do réir an taisbein,
Sgeaduicht' leis a ghréin
Fhuair i 'n ré fo 'casaibh ;
Ged 'bha tuil na béisde
Ga ruagadh 's i na h-éigin,
Ghrad shluig na talamh fein i
Na bhéul gu h-aith-ghearr,
'*N* uair bu mhò 'bha a h-airce
'S ann bu dlùithe bha 'h-asaid,
An dràgon cha d'thug buaidh,
Phronn an t-Uan a chlaigean.

XXII.

Ach O ! nach sinn tha féumach
A nis air creidimh,
Gu'm faigh sinn sinn féin
Leis a ghréin ud sgeaduicht ;
Fireantachd Mhic Dhe 'bhi
Mar thrusgan a cuir sgéimh òirnn
A dh'f hàgadh sinn geal glé-ghlan
Gun smal gun phreasadh,
Na'm bu leinn an deise ud
Ged' rinn daoine sgeig òirnn,
Gheibhte sinn mar laochraidh,
Os ceann an t-saoghail seasmhach.

XXIII.

Ged' tha sinn fo àmhghar
A nis 's ro dhuilich ;
'S luchd teagaisg gù'n ghràs
Air teachd òirnn ga b'oil leinn,
Tha gealladh dhuinn nach fàgair
Fo chùing sinn aig lùc Pàtroin,
Oir thig ar saors' o'n àirde
Le slàint as sonas,
Thà ar 'Buachaill gàisgeil,
'S bheir e buaidh a mach dhuinn
'S leis féin ar coir fuasglaidh,
O'n daorsa chruaidh air teac òirnn.

XXIV.

'S feitheamaid gu ciallach
A nis car tamuill,
Gus an d'thig coimhlionadh
Dhuinn air a ghealladh,
'S nach bi ciéir an-diadhaidh
Le airneart òirnn a riaghladh,
Oir gheibh sinn fuasgladh fiorghlan
Ri'n fhiach dhuinn fantuinn,
Tha'n t-àm ruinn a teannadh
Faisg air làimh le cabhaig,
'S théid cinn-iùil na'n dall
A mach o'r càmp a sgaradh.

XXV.

Tha sinn fann le strì
Sgìth 's a gabhail fadachd,
Gus am faigh sinn sìth
Le libhrigeadh farsuing ;
'S ar cridheachan gu miannach
'S a plosgartaich le ciocras,
Ag iarruidh saors o'n diabhol
'S o fhiaclaibh casgraidh,
Fois o 'shaighdean sgaiteach
Saors o gheimhlibh peacaidh,
'S ar n-anma fo ghéur iota.
O Thriath nach leag thu dealt oirn

XXVI.

Cha do dhruid thu tròcair
Suas a'd chorruich,
Gu'n bochdan an òtraìch
A thoirt gu sonas,
'S fireantachd Iehobhah
'N uair 'shaoras e na deòiridh,
'Bha'm braighdeanas gu brònach
Tre dhortadh fhala,
Gu'n chaochladh air onair
Am firinn no'n cothrom,
Tha'n ceartas làn riaruicht'
An lagh 's a mhiann làn toilicht'.

XXVII.

Deanadh clann a chùmhnant
Si'r ùrnuigh 's faire,
'S tagradh iad gu diùth ris
Air son a gheallaidh,
Gun chlò 'thoirt do'n sùilibh
Gu'm faic iad glòir Ierusalem ;
A sgaoileadh feadh gach dù' cha
'S na cliù air talamh,
Gus am brist a mach dhì'
Fireantachd ro unhaiseach ;
Bhios mar sholus dealrach
S a slàinte mar léus lasrach.

XXVIII.

'S gheibh a chéile a còir-bhreith
A dheóin no a dh'ain deòin,
Bheir an Righ a tòrachd
A mach le 'lannaibh,
Leis gach ait' a lionadh
Le corpaibh luchd-an-riaghlaidh.
A shàruich i gu h-iosal
'S bha dian gu 'casgairt ;
Eisdidh e r' a h-athchuing
'S theid a saors 'thoirt seachad,
Ged' bhiodh fuil an-diadhach
Cho àrd ri srian na'n eachaibh.

XXIX.

Tha duilleach na craoibh fhige
Aig innse mar theachdair',
Gu bheil samhradh siochail
A tighin am fagus,
Sa'm bi glòir is rioghachd
An t-soisgeal a craobh-sgaoileadh,
A mach air feadh an t-saoghail
Gu chriochaibh farsuing,
Cha chùm naimhdean bacadh
No feachd Shatain casg air,
Aig Criosd bidh buaidh làraich
Air raoin gach blair as batail.

XXX.

Bu ghlormhor a ni leam.
A bhi 'ga fhaicinn,
Air ceann a dheich miltibh
'S mi 'bhi fo bhrataich,
Le'n claidheamh air a liobhadh
'S an saighdibh le'n geur-rinnibh
'Toirt buaidh air dia an t-saoghail,
Le sgriòb 'ga chreachadh
Carbaid theine as eachaibh
Cuartachadh ar feachdiabh,
'S armailtibh do ainglibh
Mu 'r càmp mar theine lasrach.

XXXI.

'N uair théid an Ceann-armailt
A mach air toiseach,
Eideir iad fo 'n armaibh
Na 'n carbaid chogaidh
Sgeaduichte le ceann-bheairt,
Le'n sgiath s le'n sleagh s le'n taraid
A naimhdean théid air bhall-chrith
Le farbhas romhpa,
'S leomhant iad na'n coslais
Uamhasach fo'n clogaid,
Cuiridh glòir an gnùise
Gèur mhùiseag air luchd-drochbheairt.

XXXII.

'S glormhor am feachd righ iad
Air raoin ri'm faicinn,
'N uair a théid gach aon diubh
Fo'n *Regemental* ;
Le'n claidheamb dà-fhaobhair
Slios crioslaichte le firinn,
'S uchd-éididh an fhior ionracais
'S laoich nach meata iad,
Tha'n ceann-feadhna gaisgeil
Air each-geal a marcachd,
'S dileas agus fior e
Gu 'bhriathran thoirt gu teach dhoibh.

XXXIII.

Na làgaicheadh ar làmhan
A nis le gealtachd ;
Ged' bhiodh fearg an dràgoin
Le ràs a' lasadh :
Ged' bhéucadh e gu làidir
Le ainneart gu ro-dhàna,
'S e feuchainn co na tharlas dha
An tràth's a ghlacadh,
'S fios dha fein gur faisg air
Am a chur 's na glasaibh,
'Sa'n ceanglair gu teann e
Gu'n chomas feall a chleachdadh.

XXXIV.

Na'm faicinn e 's na geimhlibh
'S ann leam a b'ait e,
Ceangailt leis an t-slabhruidh
Sa'n t-slochd gun aigeal,
'S mo chasan a bhi stàmpadh
Air muinealaibh mo naimhde,
As m'anam a sì'r dhannsa
Neo-fhann gun airtneal ;
'S Emanuel na'm beannachd
Faighinn glòir o'n talamh,
Is uil luchd-àitich
A' seinn le lànachd anam.

XXXV.

Ach tha'n t'àm a luathacha'
'S cha dean e maille,
Gus am faigh sinn buaidh air
Le fuasgladh ealamh,
'S gach righ chuir Iosa suarrach
Sa spealg a chuing da'n guailnibh
Sa thaisbein da naomh-shluaghsan
Géur fhuath 'bha nimheil ;
Cuiridh Triath na'm feartaibh
Sios iad na'n stòl chas dha,
'S naimhdean a chruinn-chéusaidh
Nach d'thugadh géill da f hacal.

XXXVI.

Theid prionnsachan 'chinn-làidir
Gu tàir as masladh,
'S uachdarain an àrdain
Gu làr a shaltairt;
'S tilgear sios am Pàp'
Le 'chuid Easbuigibh gun ghràs,
'S fàth'n eagail gu'm bi àireamh
Gheibh bàs gun sagairt,
'S théid a Chléir a sgàpadh
'S druidear beùl na'm madadh
'S cha bhi aon a 'g èisdeachd,
Luchd-réubainn no luchd-gadachd.

XXXVII.

'S e'nis an seathamh là dhuinn
'S na bitheamaid làpach,
'Dh'ullachadh do'n t-sàbaid
'Bhios air an t-seachdamh;
Gu Biòbaill chur's gach cànain
Is càinnt 'tha fo na h-àrdaibh,
Ga'n sgaoileadh feadh gach cearnuidh
Do'n fhàsach thartmhor,
Chùm tre ghràs an fhacail
'S le éud blà na'n teachdair,
Gu 'm bi rùm is àite
Do'n làn a ta ri teachd oirnn.

XXXVIII.

Tha mìle na sàmhchair
A nis air teachd oirnn,
Iubile na slàinte
Ri tighin am faisg oirnn,
Sa'm bi glòir an Ard-Righ
A' còmhdachadh gach ceàrnuidh,
'S a lionadh gach tìr fhàsail
A bha gu'n tàisbean,
'S lionaidh gràsaibh pailte
'N cridh' le gradh ro làiste,
A' séinn gu binn 'nan dànnsadh
Air cliù saor-ghràis le h-aiteas.

XXXIX.

'S théid gach cridhe bha calma
Gu dealbh gach droch-bheairt,
A sgoltadh na sgealbaibh
Gu'n anma a chòsnadh,
'S leaghair iad le aithreachas
'S le gaol do'n Uan a mharbhadh
A dhòirt dhoibh fhuil gu'n teancadh
O'n fhearg bha goirt dha,
'S cuiridh e gu sòcair
Ioc-shlàinte ri'n lotaibh,
'Ghlanas iad o'n salchar
A bha ro shearbh r'a nochdadh.

XL.

'S cha bhi sànnt no farmad
Nach d'théid a dhochann,
'S cha chluinnear fear-feargach
A bhios ri trodan ;
'S théid an fhéin na balbhan
'S cha'n éisdear ra cuid ana-glòir,
Oir gheibh i buille mharbhtach
Bheir searg is clos orr',
'S théid gach àrdan 's sodal
Suas le tair a chrochadh,
Sgriosar gaoid gach an-meinn
As cealg théid a troimh-lotath.

XLI.

'S bidh bilean na'm balbhan
An sin ga'm fosgladh,
'S le'n teangaibh binn labhrar
Gu'n cheilg na'm focail ;
'Ni gach aon diubh searmoin
Le spiorad na h-ath-ghineamhuinn,
Le'n dùisgear suas na marbhaibh
'Bha seargt' air grodadh,
Eiridh bacaich bhochda
'S crioplaich air an cosaibh,
'S léumaidh iad le aoibhneas
Ri fuaim ro bhinn an t-soisgeil.

XLII.

'N uair chluicheas na leanbaibh
Ri toll na nathrach,
Bidh gach aon diubh 'sealbhachadh
Dearbh-bheachd anam,
Ban-righrean làn oircheis
Aig altrom clann ath-ghineamhuinn,
'S gach righ na oide tearmuinn
Neo-fheargach tàiris,
'S bidh aonachd co-cheangailt'
Measg gach tréubh is teangaidh ;
'S bidh Iùdhaich 's Gréugaich
Na'n tréud aig an aon mhainnir.

XLIII.

Cha bhi luchd na'n stipin
'S na'n glibean farsuing,
'Ghoid a steach o's iosal
Air son am beartais ;
Ri téumadh na'm firean
'S a claoidh na muinntir dhileas,
A sheasas taobh na firinn
Ga dion mar ghaisgeich,
'Cha bhi iad ga'n lotadh
'N aghaidh solus cogais,
Mar tha cuid 'an tràths
Tha fo mheas luchd-gràis thaobh coslais.

XLIV.

Cha bhi Righ no Prionnsa
No Diùc air talamh,
Nach bi seinn 's a 'g ùrnuidh
'S mar thùis bidh 'n anail,
'S riaghlairean 's gach dùthaich
Gu siochainteach làn ciùine,
'S gach searmonaich sa chùbaid
Fo dhriùchd na'm beannachd,
'S iochdarain gu ceanalt
Riaghailteach gun charraid.
'G altram an fhior-chùram
Le tlachd is dùrachd anam.

XLV.

Cha bhi cuirp no anamannaibh
Ann an àinnis,
Bidh beannachdaibh àimsireil
Ann gun ghainne,
Bidh toraidhean na talmhuinn
Ni's pailte gu ro shaibhir ;
'S bidh gach gleann 's garbhlach
Làn àrbhair faluichte,
Sruthaidh mil o'n charraig
'Sa làn fion 'san dabhaich,
'S cha bhi buar air sléibhtibh
Na treud nach d'thoir am bainne.

XLVI.

Bidh ola a chruinn-ùrail,
Bhios cùbhraidh fallain,
Figean is glan sùgh
Ubhlan is Pomgranait ;
'S cruithneachd bhiòs ro shòghmhor,
'S spiosraidh is glan bòltrach
'S gach ni 'bhios maith gu lòn doibh,
'S gu'n còmhdach thairis
Teichidh gruàim as gearain ;
'S cha bhi luaidh air aim-beairt,
'S cha bhi miann no ciocras
Nach riaraichear le beannachd.

---

# GLEACHD AN T-SEANN DUINE

AGUS

# AN DUIN' OIG.

---

"Gu'n cuir sibh dhibh, thaobh a' cheud chaithe-beatha an seann duine, a tha truaillidh a reir nan ana-miann cealgach: Agus gu'n cuir sibh umaibh an nuadh-dhuine a tha air a chruthachadh a reir Dhe am fireantachd agus am fior-naomhachd."—Ephesianaich iv. 22, 24.

# GLEACHD AN T' SEANN DUINE 'S AN DUIN' OIG.

Tha duin' òg a's seann duin' agam,
Tha duin' òg a's seann duin' agam :
  Nach robh 'n seann duin' air mo chulthaobh,
  'San duin og ni's muirnich agam.

---

Seann duin' mi o léasradh Adhamh
O'n do shiolaich mi thaobh nàduir,
Ach duin' òg tre Léigh na slàinte
Shaor o'n bhàs mi tre ghràs naisgte.
  Nach robh seann duine 'na ghrain domh
  'S an duin' og 'na ghradh ni's faisge.

Rinn an seann duine daor-thràill dhiom
Thug mi 'm braighdeanas do Shàtan,
'S e'n duin' òg a shaor o mhàig mi
Dh 'ionnsuidh slàint' o phlàigh a' pheacaidh,
  Leag an seann duin' anns an uir mi
  'Se'n duin' og a dhuisg a mach mi.

'N uair thàinig an t-òg am ionnsaidh
Fhuair e'n seann duine na dhùsal,
'Sa cheud fhàilte a rinn e dhùsgadh
Sud fo lùirich bheireadh braidean.
Chaidh an seann duine fo luirich
'S e'n duin' ur a ruisg am brat dheth.

Air a bhonn do chaidh an còmhrag
Tarruing lann ro ghleusd' air gheòiread,
Fhuair ann seann duin' buille-leònaidh
Nach cuir e r'a bheò as altaibh.
Chaidh an seann duin' a gheur chiurradh
Sheas an t-og a chuis mar ghaisgeach.

Riamh o sin cha'n fheud iad còrdadh
'N réite cha'n imich iad còlamh,
'S cha'n àraichear le aon sògh iad
'S iad an còmhnnidh a' co-ghleachdadh.
Ach tha'n seann duine cho bruideil
'San duin' og cho cliuiteach tlachdmhor.

Dithis iad nach còrd an càraid
Ged tha'n còmhnuidh san aon àros,
Gu leagar a nuas am pàilliun
Anns na ghabh iad tàmh mar chairteal,
'N seann duine gu carach lubach
'S an duin' ur toirt cuis gach gleachd dheth.

Cha dean iad imeachd mar chàirdean
Ged shaoilte gum b'iad na bràithrean,
Bhiodh co-chòrdadh an aon nàdur
An taobhsa do'n bhàs cha tachair.
'N seann duin' lan do ehail na breine
'San duin' og 'na bheus cho maiseach.

'S e'n seann duine neach is gòraich,
Ach 'se Aosd' nan làithean m'òig-fhear
Rioghaich an seann duine an tòs orm,
'S bheir an t-òig-fhear na stòl-chas e,
'Seann duine 'sa lus ga fhagail
'S an duine' og a' fas ni's neartmhoir.

Se'n seann duine leam is annsa
Ach 'se cusbair m'fhuath is m'anntlachd,
'S mi do'n òig-fhear am bith naimhdeis
Ged 'se m'annsachd e 's mo chaidreamh,
Seann duine na ghalair bais domh
'S an duin' og le ghras 'ga m' altrum.

Tha mi bàite an cluain an t-seann duin,
Fo gheur fhuar-dhealt 's fuachd a' gheamhraidh
Thig an t-òg 'na ghlòir gu theampull
Chuireas mi dhanns' àir mo chasaibh.
Se'n seann duin' a chuir fo neoil mi
'Se duin' og mo lochran laiste.

Ged is duilich leam an sgeula
An seann duine bhi dol g'a cheusadh,
Aig'an òg bidh buaidh an t-séisdidh
'S ann leam fein gun bhreug is maith sud.
Bidh an seann duine fo mhuiseag
'S cuiridh an t-og an cuil gu grad e.

Bheir an t-òg fo bhuaidh an seann duin,
'S ni e òglach dheth fo cheannsail,
'S leagaidh e dhìdean 'sa dhaingneach
'S le thréin laimh gu'm prann e chlaigeann.
Seann duine ri dealbh dhroch innleachd
'S an duin' og a' sior chur as doibh.

'S ioghnadh tha ro mhòr le reusan
Teagasg diomhair so mo sgeula.
Na leth-aoin so bhi 'na m' chreubhaig
'S gur mi féin le chéil' mu seach iad.
Seann duine mi do thaobh naduir
Ach duin' og tre ghras a nasgaidh.

Mar tha'n seann duin' 's an duin ôg ud
Ann an aon a' gabhail còmhnùidh
Aon diubh nèamhaidh 's aon diubh feòlmhor
'S tòimhseachan ro mhor gun ag e.
Seann duine do reir na feola
'S an duin' og cha chord ris srad deth.

Aon air Mana a' teachd beò dhiubh
'S aon eil' air duslach an òtraich,
'S mis' an cuimrigeadh an còmhnuidh
'San aon lòn dha chòrd ri neach dhiubh.
Seann duine miannachail geocach
San duin' og o ghloir na feartaibh.

Ged a rinn an seann duin' m' fhàgail
'N culaidh bhreun mo bheusaibh gràineil
Spionaidh an t-òig-fhear mar àthainn
A mach mi o'n àmhuinn lasraich.
Dh'fhag an seann duine gun lus mi
'San duin' og as ur 'ga m' neartach.

'S mi-shona an creutair am beò e
'S i thoil-inntinn meud a dhòlais
Sonas ri chàileachd cha chòrd e
'S miannaibh a shòlais 'ga chreachadh
Seann duine 'ga m' chradh le bhuairibh
'San duin og 'ga m' fhuasgladh asda.

Aon ni ach corruich cha'n òl e
Ioc-shlàint' cha'n iarr e ach dòruinn
'S a chàil mhiannach chiochrach fheòlmhor
Mhisgeach gheòcach 'n tòir air mallachd.
Seann duine cho salach gruideil
'San duin' og cho cubhraidh fallain.

'S e féin-mhealltair th'ann an cómhnuidh
'S i thoil féin is iodhal mhòr dha,
A mhiann a riarach 's e dheòin e
Ged bheir e dòruinn do-chaisgt' air.
Seann duin' ga mo chlaoidh la mhiannaibh
'San duin' og le chiall 'ga chasg dhiom.

'N uair lionas e bhrù gu sàthach
Le chuid féinealachd 'ga àrach,
Eiridh e suas gu ro-dhàna
A shràidimeachd air bharr nam baideal.
Seann duinn' ag iarraidh an aird orm
'San duin' og le ghras 'ga bhacadh.

Cia cho mòr 'sa thogta an àird e
Chionn nach 'eil caochladh 'na nàdur
Thuiteadh e sios mar a b'àbhaist
Ga eabradh a sàs sa' chlabar.
Seann duin' aig na poitean feola
'San duin' og ri gloir dlu-bheachdaidh.

Fhuair mi 'na mhealltair e'n còmhnuidh
Le chuid gealltannasaibh mòra,
'S le dheise ghil a' cur sgleò air
'S mi'n dùil gu'm b'e'n t-òig-fhear macant'
Seann duin' ga m' mhealladh le dubhradh
'S an duin' og toirt suil domh a dh'fhaicinn.

Dh'fhàg a chleasachd mi cho baoghalt'
'S gu'n creidinn a bhriathra faoine,
'S e ràdh 'n uair bha m'òig-fhear gam shaoradh
Uaith' gur e sgriob m'aoig bha'm fagus.
    Seann duin' a' cur orm droch ghnuis-bhrat
    'San duin' og 'ga rusgadh sraichte.

Dh'fhag sud m'fhaireachduinn neo-stòlda.
Uair ag itealaich 's na neòltaibh
'S uair 'gam iomairt san dùn òtraich
Ri faire còlamh 's am chadal.
    Seann duine 'ga m' fhagail tonn-luaisgt'
    'San duin' og mo shuaimhneas caidreach.

Uair 's mo chas air carraig chòmhnard
'S mi gu binn a' seinn an òrain,
'S uair a' seinn air teud ro bhrònach
A's bilean mo bheòil gun ghabadh.
    'N seann duin' dh'fhag mo bhuadhan duinte
    'San duin' og toirt dhiubh nan glasan.

'S 'nuair thigeadh an t-òg gu sheòmar
Rachadh an seann duin' a leònadh,
Shaoilinn gu marbhta gun deò e
'S nach tigeadh e beò le graide.
    'N seann duine ri call a dheorachd
    'S an duin' og tigh'nn beo air th'apadh.

Gus an tigeadh e na dhéigh sin
Le chuid arm gu h-ùr air ghleusadh,
Feuchainn ionnsuidh ni bu tréine
Le geal sgèimh an éididh-bhradaich.
    Seann duine 'ga mholadh fein domh
    'S an duin' og gu treun cur smachd air.

Chuirinn feum air an ol-ùngaidh.
Thogail nan lann far mo shuilean,
'S gu'n amhaircinn le geur-dhùrachd
Mu'n aithnichin ann gnùis a' mhadaidh,
'N seann duin' 'ga m' charadh le cuilbheart
'S an duin' og ri m' chul air fhaicill.

Ged is tric a rinn e tràill dhiom
Thoirt aobhair casaid do Shàtan,
Dh' innseadh an duin' òg gu sàmhach
Nach robh stàth dha bhi ri tagradh.
Seann duin' a cur liontaibh bais domh
San duin' og ga m' thearnadh asda.

Ged tha mo pheacadh mar scàrlaid
'S mar an corcair tre ro-dhànachd,
Rinn trusgàn sgiamhach na slàinte
M'òig-fhear na làthair mi maiseach.
Dh'fhag an seann duin' tinn le plaigh mi
'San duin' og toirt slaint' air ais domh.

'N uair a dh'fhoillsicht' a ghnùis òirdheirc
Rachadh an seann duin' air fògradh.
Mach as a' chùirt le cheann còmhdaicht'
'Shaoilt' nach tig e m' chòir ni b' fhaìde.
'N seann duin' a teicheadh fo mhuiseag
'San duin' og toirt luths a neart as.

Ach bha chealgaireachd cho lùbach
Seòlta mar shionnach nan cùiltean,
'S ann gheibhte am meirleach na liùgair
Ann an seòmar cùil Bhenhadaid.
Seann duin' ga fhalach an cuiltean
O'n duin' og 's e'n duil nach faict' e.

Oir tha innleachdan cho dùbailt
'Se'n cruth-càirdeis ach droch-runach,
'S e ghlain-amhairc dheanadh cùis domh
Rannsachadh cuir lùb an t-sladair.
Seann duin 's e ghnath droch-runach
'San duin' og 's gach cuis tighin trasd air.

Tha bhraighdeanas 'ga mo chiùrradh
'S anail bhreun a chléibh 'ga m' mhùchadh,
Dh'fhàg mi fann an ceann na h-urnuigh
Dh'easbhuidh driùchd an ùraich neartaich.
'Se'n seann duin' a dh' fhag gun luths mi.
'San duin' og cur sugh na m' anail.

Ged tha mi 's an seann duin' graineil
A' co-chordadh san aon nàdur,
'Se duin' òg mo threòir 's mo shlàinte
Ceòl mo ghairdeachais a's m'aiteas.
Se'n seann duin' a chlaon o'n choir mi
'S bheir an t-og le chord mi faisg oirr'

Chuir an seann duin' mi 'san làthaich
'Ga m' shior aoineagraich sa' chlàbar,
Chuir an t-òig-fhear suas mi sàbhailt'
Chor's nach do tharr é's mo thachdadh.
'N seann duin' ag imlich na h-urach
'San duin' og gu dluth ri tagradh.

'S e'n duin' òg an treun-fhear glòrmhor
Do réir m'fheumsa bheir e treòir dhomh,
Seasar eadar mairbh a's beò leis
'S bheir e lòn is sògh do m'altrum.
'Seann duine ga m' bhualadh 'dhornaibh.
'San duin' og le treoir ga chasg dhiom.

Fàilte a ghnùis is ùrach beò e
Chuireadh lùths am dhùirn gu còmhrag
Chuir air cùl an truthair seòlta
Le fhiaclaibh le'm b' dheòin mo chasgairt.
  Bhiadh an seann duin' mi air plaosgan
  'S ghabh an t-og na ghaol dhiom ath-thruas.

'N uair bhiodh m'anmhuinneachd gun tàbhachd
'S mi gu'n airm 's tre fhailbh' air fàilinn,
Thigeadh m'òig-fhear le ghnùis fhàilticht'
'Sa lann tàirngt' le'n geairrt' righ Agag.
  Dh'fhag an seann duin' mi lan failinn
  'S thug an t-og le ghrasaibh neart dhomh.

'S mòr mo chall le easbhuidh gràidh dha
Ged 's tric a shaor e o'n bhàs mi,
Toirt neart dhomh, eòlas, a's slàinte,
Mo Righ e, m'Fhàidh, 's mo Shagart.
  'N seann duin' a' cur bac' air m'urnuigh
  'San duin og cur tuis air m'altair.

'S aobhar bhròin ro mhòr dhomh 's nàire
Cho lion uair 'sa rinn mi tàir air,
Tionndadh mo chùl ris 'nuair bha mi
Gu sàbhailte fo sgàil a bhrataich.
  'N seann duin' a toirt uam mo dhochais
  'Se'n duin' og mo chord a's m'achdair.

'S tric a shaoil mi gu'm b' chrioch bàis domh
'N uair bha dhéiligeadh 'n rùn-gràidh dhomh,
Glanadh a chruithneachd o'n chàthaidh
'S a ghuit' 'na làimh gu fasgnadh.
  'N seann duin' a meudachadh m'uamhais
  'San duin' og toirt suaimhneas ceart dhomh.

'S cainnt an t-seann duin' ga m' thàladh
Le droch mhuinn-teachd 's grùid an àrdain,
'G iarruidh mo shùil thoirt deth f hàbhar
'N uair b'e ghairdean mo chul-taice.
'N seann duin' a' deanamh daor-thraill dhiom
'San duin' og toirt aite Mhac dhomh.

Dh'f hàg an seann duine cho baoth mi
Fulang calldaich a' toirt sgàth dha,
'Sa deanamh dimeas air m'aon-gràdhach
A bheireadh dhomh blàs fo f hasgadh.
Dh'f hag an seann duine mi gorach
'S gliocas an duin' oig sior phailt dhomh.

Is olc an companach seann Adhamh
Beul gun bhreug thug corp a' bhàis air,
Cha sheinn e leam air a' chlàrsaich
'N uair bhios mo ghàirdeachas fallain.
Tha duin' og is seann duin' mar rium &c.
Seann duin' a' bacadh mo sholais
San duin' og cur beo na m'anail.

Ach 's tric a sheirm e 's nach b'f heairde
Mise, a bhrionnal baoth gun stà dhomh
Se ghuth a chluinnte ni b'àirde
Ri cluicheadh air dàn a mheallaidh.
'N seann duine 'ga m' dheanamh baoghalt
'S m oig-f hear 'ga m' shaoradh o charachd.

Dh'f hàg sud mi tonn-luaisgt' an còmhnuidh,
Thuige is uaithe mar na Locuist,
Acrach iotmhor airson trocair
'S iomlaineachd mo stòir gun ghainne.
Se'n seann duin aobhar mo luasgaidh
Se'n duin og mo shuaimhneas fallain.

Tha mi aineolach 's làn eòlais
Tha mi dubh ach 's geal gun sgleò mi,
'N dorchadas fo dhuibhre an còmhnuidh
Solus mo lòchrain sior lasadh.
'N seann duin' 'ga m' charadh an comhnuidh,
San duin og na rod gam tharruing.

Tha mi bochd 'sa ghnàth làn saibhreis
Brònach an comhnuidh 's làn aoibhneis,
Bacach leòinte 's mi làn-choimhlìont
Mall 's a ruith gu teann le cabhaig.
'N seann duine 'ga m' fhagail daibhir
San duin' og mo shaibhreas falaicht.

Tha mi dall 's mo fhradharc dùbailt
Tinn mi slàn 's a ghnàth 'ga 'm chiurradh,
Sòlassach 's an còmhnuidh tùirseach
Gaoideil grùideil is glan fallain.
Seann duine a dalladh mo shuilean
'San duin' og toirt dhiubh nan lannan.

Tha mo lotan mòr 's mo chreuchdan
'S mi slàn gun chail do gach eucail,
Iomlan 's neo-fhoirfe le chéile
Sàsaichte gun éis 's mi falamh.
'N seann duine 'ga m' fhagail craiteach
San duin og mo shlaint o ghalair.

Tha mi fuathar is ro ghràdhach
Tha mi duaichnidh ach ro àillidh,
'G imeachd ris an ùir a' snàgadh
'S a marcachd àrd le buaidh-chaithream.
'N seann duine ga m fhagail fuathar
'S ni 'n duin og mo shnuadh a ghlanadh.

Tha mi siochanteach 's fo amhladh
Air bheag dòchais ach làn-earbsach,
Tuisleach tuiteamach 's làn-dearbha
Nach sleamhnuich air falbh mo chasaibh.
'N seann duine gam fhagail anmhunn
San duin og gu calm' gu m' neartach.

Tha mi làg ach treun is làidir
Creachte spùillte a's m'ionntas làn domh,
Sileadh dheur 's a deanamh gàire
Maille ri Sàrah tre ghealladh.
'N seann duine 'ga m' lot le bheumaibh
'Se'n duin og mo Leigh o'n ghalair.

Amaideach ach glic a ta mi
Aon air faondradh mi san fhàsach,
Ach do-ghluaiste air carraig slàinte
Bunaite làidir nach carraich,
'N seann duin 'ga m' fhagail fo luasgan
San duin og gach uair mo charraig.

Tha m'iobairtean gràineil is m'urnuigh
Ach ged tha tha m'fhàile cùbhraidh,
Is theid e'n àird mar dheatach tùise
A philleas le driùchd na'm beannachd.
'N sean duine 'ga m' fhagail muchaidh.
San duin og tòirt luth's do m'anail.

'S cuspair feirge mi do'n àrd-Righ
Cuspair a dheadh-ghean is fhàbhair,
Tha mi mallaichte na làthair
Is beannaichte a ghnàth na shealladh.
Thug an seann duin mi fo dhiteadh
'S shaòr an t-og mi le daor-cheannach.

'S oighre mi air ifrinn 's leir-sgrios
Oighre air gràs 's air Parras Dé mi,
Air na h-aingidh 's mi'n céann-feadhna
'S mi airidh air nèamh 'nan aingeal.
Thug an seann duin mi gu leir sgrios
Is dhoirt an t-og fhuil-fhein 'ga m' cheannach.

'S peacach gràineil a's mi firean
'S mi Satan do reir na firinn,
'S gineil an àrd-Righ gu direach
Chaoidh nach ditear le binn-sgaraidh.
Dh'fhag an seann duin naimhdeil geur mi
Is rinn an t-og dha fein mi'm charaid.

Is creutair truagh mi tha do-bhronach
Ach sona suaimhneach le sòlas,
'S cha dlighear urram no bòsd dhomh
Ged 's leam oighreachd glòr is talamh.
Dh'fhag an seann duin mi cho truaillidh
San duin og gach uair 'ga m' ghlanadh.

Is creutair tha gu'n bhuaidh gu'n fheum mi
Gidheadh cho luachmhor 's gur éigin,
Nach bi mhuinntir fhoirfe 's na neàmhan
Iomlan as m'eugmhaise mar-riu.
Rinn an seann duine cuis-ghrain diom
Se'n duin og a ghradhaich m'anam.

Fhuair mi suilean leis am feud mi
Sealltuinn air an ti nach leir dhomh,
'S amharc airsan anns an eudann
Roimh 'n teich nèamh nan speur is talamh.
Thug an seann duin uam mo shuilean
Is thug an t-og dhomh ungadh seallaidh.

'S e bhi 'g amharc na ghnùis ghlormhor
Sòlas mo shlàinte fhad is beò mi,
Ach na'm faicinn a ghnùis oirdherc
Cha 'n fheudainn bhi beò na shealladh.
Leag an seann duin mi'n an-dochas
'S thug an t-og mi beo o'n talamh.

Chi sibh gur mi'n creutair neonach
Cuspair amharc ainglean 's slòigh mi,
Anabas na h-uile fòtais
Ach ni's glòrmhoire no aingeal.
Rinn an seann duin cuspair fuath dhiom,
San duin og thug buaidh air thairis.

Nach ioghnadh leibh mar a tha mi
Mi bhi tinn le galair slàinte,
'S m'aon-ghaoil na'm anam bhi tàmhachd
S gun àite agam dha gu ghabhail.
Tha'n seann duin a fas leam suarrach
San duin og na luach do-cheannuicht.

'S ge d' is òigh mi tha ro fhior-ghlan
Rinn mi striopachas le briodal,
An t-seann duin a chuir fo neòil mi
Ni tharuing orm freumh a chadail.
Rinn an seann duine mo thaladh
'N uair bha m'oig-fhear graidh na chadal.

Mar churaidh a dhùisg o dhaoraich
Dh'éirich m'fhear-fair' agus fraoch air,
Fhuair e aig Eglon fo dhaors mi
Is leig e fa-sgaoil mi gu h-aith-ghearr.
Fhuair mi fuasgladh o'n t-seann laoch ud
Leig an t-og a ghaorr ma chasaibh.

'S ghlac na Canaanaich mi'n uair sin
'S rinn iad braighdeanach gu luath dhiom.
Shéid iad an trompaid gu fuaimneach
Is thog iad bratach suas le caithream.
Chuir an seann duin orm droch-bhuaireas
A mhill mo shuaimhneas car tamuill.

Tha mi fosgailt' do gach buaireadh
'S mar thòbar seulaicht' neo-thruaillte,
'S mo chridhe briste trom-buailte
Gun aobhar gruamain no gearan.
Seann duine ag iarruidh srian-fhuasgailt
'San duin' og le buaidh 'ga cheangal.

Iodhail 'ga m' tharruing o'm shuaimhneas
'S mi air mo sgarradh o luaidh dhoibh,
S mi àite tàimh gach eun fuathar
Ge d' tha iad uam air an sgaradh.
'N seann duin 'ga m' cheangal ri'm iodhail.
San duin og o'm miann ga'm sgaradh.

Ge d' is mi ciomach na doarsa
Is braighdeanach a bhàis gach aon uair,
Cha reicinn cuibhreach mo shaorsa
Air saibhreas gach maoin air talamh.
'N seann duine ceangailte fo dhiteadh
Aig an og fo dhaorsa-geamhail.

Tha mo chnamhan sgàinte o chéile
Mar shoitheach briste do chré mi,
Ach dlù-cheangailte ra chàile
Eadar altan, fhéithean, 's bhannan.
Dh'fhag an seann duine mi 'm eigin
'S shaor an t-og mi le treun tharruing.

Tha mì lom-ruisgte gun chômhdach
'S fo dheis ùr do éideadh glòrmhor,
'S mi daor thràill air dùn an òtraich
'S Prionnsa ro oirdheirc a dhealras.
Dh'fhag an seann duin lomnochd ruisgt mî
San duin og as ur 'ga m' f halach.

Is creutair marbh mi chaoidh nach bàsaich
Sior theachd beò air lòn deadh-àraich,
Bàsachadh gach la le slàinte
Seargta 's a fas fo bhlàth fallain.
'N seann duin' a' seargadh o fhreumhaibh
Is fas an oig gu sgiamhach sgeanail.

'Ged tha mi saor o gach truaighe
'S éigin domh gu'm faic mi truailleachd,
'S ged nach adhlaicear san uaigh mi
Gu là bhràch tighinn uaip' cha'n fhaigh mi.
Thug an seann duine do'n uaigh mi
'Se 'n duin' og thug buaidh air thairis.

Tha mo chaoile dhomh na reamhrachd
'S mo ghorta daonnan na saill domh.
Mo 'shith a meudachadh m'ann-sith
'S naimhdeas ri m'annsachd 'ga m' cheangal.
'N seann duine a sas anns an t-saoghal
'San duin' og o ghaol 'ga m' sgaradh.

Ged fhuair mi m'aon-gaoil gum iarraidh
Tha mo shùil na dhéigh gu cianail,
Ged 's dlùth e eadar mo chiochan
'S fada cian e as mo shealladh.
Dh'fhas an seann duin' na chuis-ghrain domh
'San duin' og le ghradh 'ga m' tharruing.

'S mi deanamh a ni nach b'àill leam
'Sa toirt fuath do'n ni a b'fhearr leam
'Sa toirt gaol do'n fhior chùis-ghràin
'S gur e mo shlàinte mo ghalair.
Tha'n seann duin' air fas na phlaigh dhomh
'Se 'n duin' og aon-gradhach m'anam'.

'S gun mi 'g amharc air ni's leir dhomh
'S mi faicinn an ni nach léir dhomh
Ach tha mi sealltuinn 's cha léir dhomh
Ged tha mi gu geur 'ga amharc.
Dh'fhag an seann duine cho dall mi
Is thug an t-og glain-aimharc ghlan domh.

Cha mhi-féin mi féin oir tha mi
'M neo-ni 'se n Ti's mi is fearr dhomh,
'S mo chaithe-beatha anns na h-àrdaibh
'S mi m'fhear-àiteachaidh air talamh.
'N seann duinn' triall gu tir na di-chuimhn
'San duin' og ri Criosd dlu-cheangailt.

Sheann duine tha ri éisneachd m'òrain
'S nach do shealbhaich deadh-ghean m'òig-fhear
Mur gabh thu ri gairm a thròcair
Fhearg bidh dòruinneach do t-anam
Cha'n 'eil og'ach seann duinn' mar riut, &c.
Tilg an seann duin air do chultaobh,
'S gabh an t-og as ur mar t-earradh.

Faigh fòghlum air brigh mo chòmhraidh
'S feuch e gu reusanta 's gu còmhnard,
'S mar treabh thu le m'agh gu seòlta
Bidh mo thòimhseachan's ort falaicht.

Cuir an seann duin' uait gu h-ealamh &c.
Fas m'un t-seann duine caoin-shuarach,
'S bheir an t-og dhuit buaidh le caithream.

Gabh sàr-bheachd air luach na tròcair
Bheir peacaich o bhruaich na dòruinn,
A steach tre dheuchainnibh mòra
Gu fairge ghlòrmhor mar ghlaine.
Mu'n toir an seann duin' do'n uaigh thu
Grad theich uaithe a chum na carraig.

Far an seinn iad gu luath-ghàireach
Air clàrsaichean Dhé nan làmhan,
Oran Mhaois 's an Uain a ghràdhaich
Iad 'sa shaor o'n bhàs trid f hal' iad.
Dh'fhag an seann duin' thu fo'n truaighe
Teich gu luath oir 's luachmhor t'anam.

Na meas fonn' an t-seann duin eutrom
Ge' b'àrd fhuaim am beul an t-saoghail
Fhuair mis' e cho trom 's gun shaoil leam
Gum shlàinte dhomh saorsa o 'eallach,

———

# AN ROIMH-RÀDH.

---

THA mi airson ìnnseadh don leughadair nach do shaoil mi an toiseach na rainn a leanas a chlòdh-bhualadh idir; agus sin do bhrigh agus nach do rinn mi ach an cruinneachadh an so agus an sud a measg cuid do na sgrìobhaidhean a dh' fhag an t-ùghdair. Bha eagal orm thaobh s' nach' eil tuigse agam air bàrdachd gu 'n déanain coire do chliù an ùghdair, ni nach bu mhaith leam; gu h-àraidh do bhrigh agus nach do dh' fhàg e féin na sgriobhaidhean thàinig dh' ionnsuidh mo làimhsa ann an uidheam airson a chlòdh-bhuailaidh. Gidheadh smùainich mi gu 'm bu mhòr an call cuid do na rainn a leanas chumàil air ais. Chuimhnich mi air briathran an t-slanuighear: "Cruinnichibh am biadh briste a ta thuilleadh ann, chum nach caillear a bheag."—Eoin. vi. 12.

Cha' n' eil ceangal na aonadh eadar cuid do na rainn a leanas airson an aobhair a dhainmich mi cheana, agus mar sin, cùmaidh an leughadair na chuimhne nach robh iad air an cur an òrdugh a chlòdh-bhualaidh leis an ùghdair e féin.

A. M. I.

# CURAM DHE DA PHOBULL

## EARRANN I.

I.

Am broinn na daorsa ged' bha thu,
Ann an caraid ri streap
Ri do bhrathair Esau,
Ghlac thu shàil le greim géur,
'S ged a dh' fhogair a ghrain duit
Thu gu 's fhagail car ré ;
Thig thu dhachaidh 's maoin Labain
Leat, 's lan àl aig do thréud.

II.

'S iomadh doinionn 's fùachd geamhraidh
Bhuail mu d' cheann thu, 's gaoth reot,
Tiormachd tart is grian sàmhraidh ;
'S iomadh teanntachd ro mhòr,
Toirt a mach cusbair t-annsachd,
Ghabh thu teann le snaim pòsd*,
'S thug thu leat i le ainneart
A dhaindeoin naimhdeis le còir

III.

Ge d' bhuin Làban gu meallt' riut ;
Chum le feall 'uat do choir ;
'R chor 'sam fiannuis do naimhdibh,
Beag 'san am bha do stor ;
Slatan glas na craoibh challdainń,
Chritheann cham is gheanm-chnȯ,
'S ged' bu dorch' iad ri 'n amharc,
Bha 'n gill annta fo sgleȯ.

IV.

Fo 'n a rùsg bha 'n geal gle ghlan,
Soilleir, réth mar bu leȯr
E do shuilibh an treud'
'Nam gu leir dhoibh bhi 'g ol ;
'S nuair a shiolaich an spreidh sin,
Ged' bha 'n gléus n' aghaidh nois
Bha na stiallan geal ceudna
Ceart da reir 'san àl ȯg.

V.

Faic mar dhiol Righ na 'n sluagh dha,
Reir mur bhuannaich e ghna
Ann an creideamh, 's an cruadal
Fo gàch tuairgneadh, 's cruaidh-chàs ;
'S ge do mhùth e a dhuais air,
Na deich uairean le tàir,
Thionntaith Dia sin gu bhuannachd,
'S bha làn thuarasdal pài't.

VI.

'S ge bu dòrcha bha 'n rùsg ac',
Ni tha druidhteach is geur,
Eadhoin faireachduinn chiuirteach
Duibhre dhuldaidh gu 'n leus ;
Teagamh, crùas, 's eagal diumaidh
Bròn 's tùrsa fo nèul,
O naimhdibh ! ifrinneach, lùbach,
Tha dealbh gach cuilbheart ro ghléasd'.

VII.

Ach thig an geal rìs ri 'n rùsgadh,
Gradh deadh run is naomh éud,
'S naomh bheo iarratas dùrachd,
Aslaich ùrnuigh ri neamh,
'S gràs an fhulangais chliutich,
Is dòchas dlu ri am féum,
Is seamhachd mhacannta chiuineis
A' ni so-ghiullainnte 'n crann-céusd.

VIII.

'S aig na h-amair ghrais ùraich,
Bidh na h-ùr ghil so tréun ;
Tha na geallaidh' ro dhlu dhoibh
'S biodh bhur n-urnuigh 's air ghléus,
'S thig iad oirbh mar fhras chubhraidh
'S mar mhaoth dhriuchd air an fhéur,
Is bidh bhur gàirdeachas dubailt,
A' seinn air cliu an Ard Léigh.

IX.

Eaglais Shaor, a chaomh chàrdean
'S gearr na laithibh gu léir
Gu 's an cluinn sibh caoidh Làban,
Sibh air fhàgail gu 'n tréud;
'S O! nam faicinn an là sin,
B' oibhinn gaire bho' m' bhéul,
Bhi ga chluinntinn le àrd ghuth
Ri gul 's a rànaich na 'n Dee.

X.

Ge d' ro casaid a nàmhaid
Ribh aig ràitinn le bèum,
Gu 'n do chreach sibh tigh Làbain
Dheth chuid ailleagan bréig;
Ach ge d' dh' fholaicheadh le Rachel
Iad 's an àirneis, fo sgeith,
Cha robh cionta ann do Iacob,
Nach d' ug gràdh dhoibh no géill.

XI.

'Se bha ann fuileach a nàdair
Bh' ann an Rachel 'i fein,
Fhùair 'i 'n leasraidh a pàrrant',
Dh' fhàs na ghràin dhì na dhéigh;
'S nuair a lorgadh le Iacob
Iad, cha babhar dhoibh e;
Thilg e mach chum na faimh iad,
Is ghléidh e Rachel dha fein.

XII.

Be 'n t-iognadh mór do shuilibh
Fior luchd do dhiomaidh is t-fhùath,
Gu 'm biodh do bhacaich' 's do chrubaich'
Na spionnadh lùis duit 's fàth uaill ;
Ach siol do leasraidh bha' n Iuda,
'Se ghleachd gu dluth riut o shuas ;
'Se rinn cho anfhann 's lan luis thu
'S reir t' ainm rinn prionnsa dhiot thug buaidh.

XIII.

Ge b' mhòr do gheilt 's t-eagal trailleil
Ro bhagar Esau 's ro laoich,
'S ann air do ghlùinean b' fhearr thu
Gu casg a rais riut 's a chaoich ;
'S cha be do thiolac a mhain d'a
A chorruich àrd riut a thraogh ;
Ach toradh t- urnuigh na d' ghasaid,
Rinn gnùis do namhaid leat caomh.

XIV.

'S bu bheag a smuanich luchd muìseig,
D' am baithn' o 'n tus do dhian luaths'
Gu 'm bu fhreagradh dha t-ùrnuigh ;
Ach comharradh diumaidh is fuath
A bha na d' shliasaid bhi crùbach,
Ach mheall an duil orr' na trùaigh
A shaoil gu' m chreach d' am mi-rùn thu,
'Nuair o 's an ceann bha d' lan bhùaidh.

XV.

Oir cha do mheas iad rùn àraid
An Ti a ghràdhaich thu 'n tùs ;
A chuir t-fhéin earbsa mu làr dhuit,
O 's e do namhaid bu mhò,
A chum do thaic bhi ri ghràs-san ;
Be neart a ghairdean do threoir,
A bha ga d' dhion o gach namhaid,
'S thug dhut buaidh laraich fadheoidh.

---

## EARRANN II.

XVI.

Sibh dha mar Rut, a chaomh òg bhean
A dh' fhag tir Mhoab s' a slùagh,
'S a ràinig achaidhean Bhoas,
A dhiolum lòin measg na 'n sgùab ;
'S gu achadh coigreach nach b' eol dith,
Nach deachaidh i ròinnag air rùaig ;
Be féin fear fùasglaidh a còrach,
'S ghabh e' m bann posd' i gu luath.

XVII.

'S ge bu spùillte Naomi,
Bha Dia 's a thròcair dhi buan
Is ghràdhaich Rut a Dia mòr-se,
'S cha bu shàibhreas feolmhor bha 'uaip' ;
Oir 's ann fo sgàil chuir i dòchas ;
Mar nochd béul Bhoais dhi duais ;
Ach ghràdhaich Orpa sàill Mhoab,
Tre 'n phill i g' orag gun bhuaidh.

XVIII.

'S mar sin tha ghnà mhùinntir fheolmhor,
Tha 'n duil an stòr bhi do-ghlùaist,
'S a tha na 'n saill 's na 'n sult geòcach,
A déanamh bòsd is mòr-uaill ;
Ach druididh an t-saill sin mu 'n dorn-chur,
'S théid gaoth na mòr bhroinn le fuaim,
Tre' m brist an salachar 's a neoghlain'
A mach na bhréin an sronaibh an t-sluaigh.

XIX.

'S ge d' is druidte iad na 'n seom'raibh,
Na 'n daigneach mòr dhoibh mu 'n cuairt ;
Theid Ehud thuc' gu seòlta,
Fior theachdir beò Righ na 'n slùagh,
'S a chlaidheamh sìnte fo chòta
Gu lòt Righ Mhoab tròm bhuailt',
Is séididh an trompaid 's thig mòr shlùagh
Na' m feachd gu glòirmhor thoirt bùaidh.

XX.

An sin bidh cùimhne 's an là sin,
Nach fuilgte Moab, no threubh
A theachd a riaghladh no sheoladh
An tigh na'n orduighean Dhe';
Is ge d' bha 'm fearg, 's an cuid mòrchuis,
San ùabhar bòsdail ro threun;
Nach ro'n spionnadh gu còstri .
A faisg an còir bhi da reir.

XXI.

Ach thig an t-òrdugh mu'n teampull,
Chur leis an t-sreing air deadh sheol,
'San t-slat thomhais neo-mhealta
An laimh dheadh Aingle gu'n ghò;
'S gach dorus, cuirt agus altair
Le reachd gu'n mheang chur air doigh;
'S gach aon ni uaithe ghrad adhlac
Bha togail campair do'n t-slògh.

XXII.

'S theid e suas na ghlòir aillidh;
Bidh neart an lamhan an t-sloigh;
'S ge d' ro Tobia 'n caraid
Ri Sanbalat le'm pròis;
Cha bhac iad clachairean araidh
Dh'fhas eud na'n gràs cho fior bheò,
'S aon làmh cumail sgath saiteach
'S làmh éile sàs aig an òrd.

XXIII.

'S iomadh Esra 's Haggai
Is Serubabel bhios beò,
Is Ieshua bharr orr',
'S Nehemiah bhios lan treòir,
A dhùsgadh chinneach o'n tràilleachd
Na'm feachd ro thabhachdach mòr,
'S bidh slùagh an fhearainn thar àireamh
'N cobhoinn 's an gradh riu da'n deoin.

XXIV.

'S bidh gart ghlanaidh an la sin
Air coimeasg gràinail an t-sloigh ;
An *leth bhriod* neoghlan a tharmaich
An aghaidh aithne an Dé mhoir,
Bha eadar Iudhaich 's clann Amoin,
Is Mhoab 's Asdoid, (droch bhriod,)
Nach labhradh Eabhra mar chànain,
No'n teangaibh math'rail ni's mo.

XXV.

'S air air an aobhar 'so fagar
Dhuibh iomadh fàlaid gu'n dlò,
'S cinn gu'n ghruaig na'n sgaill bhàna
'S cha'n ann mur Nasarich fo bhòid ;
'S bidh 'n gnùis ro mhugach 's nial bàis orr'
Fo mhasla nàire 's tròm bhron ;
Cha ghabh na h-Iudhaich co-phairt riu
'S cha d' thig mìc Asdoid na'n còir.

## EARRANN III.

XXVI.

Cleachdaibh faireachd a chàirdean ;
'S iomadh namhaid ni béul
Farsuing, fosgailt, gu'r càineadh
Leis gach fath gu's bhu'r téum :
O nimh ! ìnnleachdach, Shatain,
A tha cur àird air gach gléus
Gu's bhur mìsgadh gu graineil,
Le earbull sail dheth chur fein.

XXVII.

Is cuimhn' libh fein 'nuair bha Pharaoh
Fo na plàighean 's an Eiphit,
Gu'n do mheasg dheth chuid traillibh
Le cloinn Iacob iad fein ;
'S nuair ghlac ciocras 's an fhàsach
An cumasg grannda 'sin gu géur,
Thainig breitheanas làdir
Air gineil Iacoib na dheidh.

XXVIII.

Tha nuadh chreidmhich, gu gnathaicht'
Mar chuir Pol dhuibh an céill,
Fosgailt' 's buaillteach do 'n àrdan
Mar bac gràs e o neamh ;
'S tha cùnnard mòr bhi cur lamh orr'
Tuilleadh 's tràth mar luchd dreuchd,
Dheasbhuidh dearbhaidh is làidir'
No faoineis sgailean do sgéimh.

XXIX.

Is fìor a sgèul e ra radh'
Gu bheil a càth air gach déis,
'S gu bheil cogull a namhaid
A measg sluaigh araidh mhic Dhé,
'S crainn fìge chrìon gu 'n bheo fasmhor
A bacadh fàis na naomh gheug,
A tha toirt leatrom 's mor thàire
Do chlann na gras is bèol bheum.

XXX.

Sin, O naimhdean gu 'n ghràsan
D' an cuspair grain' sluagh Dhé
'S ard a dhuisgeadh an àrdan
Na 'n deante tàir air an spreìdh ;
Air son reitheachan fasaich
Bhi milleadh àil an cuid thréud,
Is air son seotachan granna,
Nach togadh làn phris aig féill.

XXXI.

'S ge d' ro' coimeasg 's a mheall ac',
Tha ghliocas annta 's do chéill
Nach cuir am fior bhriod le an-tlachd
Fo 'n aon cheann ri 'n droch spréidh ;
Is 'nuair chruinnichear gu faing iad,
'S a chuid bheil meang chuir o'n tréud
Cha 'n abair aon neach gu 'n ghamhlas,
Gu 'r garrlig tha annta gu leir.

XXXII.

'Nuair thagras Dia le stri laidir
A nuas o 'n aird ris gach feòil,
Le teine lasara smalaidh
'S le claidheamh dealrach a bheoil,
'S da fhaobhar géur air, gu tearnadh,
Do mhac a ghraidh 'na bheir pòg,
'S gu sgrios a naimhdean 's eascardean
Nach geil 's am fagail gu 'n deò.

XXXIII.

S' bidh aoibhneas ann 'san là sin
Do 'n chuid, o laithibh an òig'
A ghabh a chuing ann an gràdh dha,
Gu dol tro amghairean mòr ;
Bidh 'n trusgain maiseach a dealradh
'S an culaidh aillidh gu 'm bròig,
Le laoighibh 'm bilibh luath-ghaireach
A seinn na 'n dàna 's binne céol.

XXXIV.

Cha bheag am bròn, 's an cràdh an'ma
Dhuibh 's an aimsir 'so fein,
Staid bhur mathar* o 'n dh' fhalbh sibh ;
Gu crion air seargadh o freumh,
Fo dhris na 'm bagaidean searbha
'Sa geugan aimrid gu leir,
'Sa faicinn aogais a meanbh-chruidh
Fo dhearcan marbhteach dol éug,

XXXV.

Tha dreighneach 's feanntagach chiurail,
A nis 'na luchairtibh mòr ;
'Si 'na fàrdaich ro dhuldaidh
Do dhragoin lubach na 'n cos,
'S 'na faros taimhidh ro mhuchaidh
Do chomhachaig dhur, a sgread phro,
'S do bheathaichibh allta ro bhruideil
'S do shionnaich chuilbheartach, sheolt'.

XXXVI.

'So nis is ainm dhith Lo-ammi,
A chionn gu 'n dh' fhag i fear pòsd',
'S gu 'n d' lean i coigreach 'na aite
Da 'n d' ug i gràdh air son soigh ;
An geall a h-àrain 's a dibh làidir,
A h-olainn thla 's a cuid cloimh ;
'S bha 'n tàm ann duibhse uaipe tairsinn
S' gu 'n bhi copairteach dheth doigh.

* An Eaglais Shuidhichte.

XXXVII.

S' tu rinn do ghliocas, 'nuair dh' eisd thu
Ri ghuth dheigh riut na ghaol,
'S a cuid neoghlaine a thrêigsinn,
Is dol 'na dheidh air a ghlaodh,
Is teach a mach chum an t-sleibhe
Ri 'n do naisg e 'n fheusda gu saor;
'S a chuirm sho-bhlasda 's ro eibhinn,
Lan smior ro reth, 's do fhion aosd'.

XXXVIII.

'Se sin chùirm 's am bi mhillseachd
Aig fleadh an Righ thug dhuibh buaidh,
'Nuair chi sibh a ghloir 'na lan aobhachd,
Le gean is faoilte air a ghrùaidh;
'Sa dheadhghean graidh do gach aon dibh,
'Sa bhràtach ghaoil duibh mu 'n cuairt,
Cha bhi amghair na 'r cuimhne
Nach sluig toilinntinn le buaidh.

XXXIX.

'N sin their e, ithibh a chàirdean
'S òlaibh ghnàth, luchd mo ghaoil,
'S 'na cuiribh 'n teagamh gu bràth mi,
Thug dhuibh na 'm ghràdh fuil mo chri,
Ma 'r dheoch da 'r 'n anama pàiteach,
Na cuan do lanachd nach traogh,
'S mo chorp ma 'r bhiadh gu 's bhu 'r 'n ùrach
Le 'm bi sibh sasaichte a chaoidh.

XL.

Do 'm fhìon a mheasg mi, slainte,
Chur gean is graidh ann bhur cridh' ;
O gabhaibh, 's m' fhialachd cho làn duibh,
'S ar 'naiteas làn biodh gach linn,
'S bhur 'n uile chiocras biodh sasuicht'
Le miann fo 'm sgaile bhi gach tìm,
'Smo thoradh milis da 'r caileachd,
'S da 'r blas nach sasuich ach mi.

XLI.

'S cha 'n iognadh e ge d' ro 'n trasa,
Bhur spionaird n' lathair bhur Righ,
A sgaoileadh cubhraidheachd failidh,
Tre spéis do lathaireachd mo ghaoil
A dhaom mo chluas o m' chaomh airnibh
Ri 'r miann: O ! ghràdh, 'nuair ghlaodh
Sibh, g' iarraidh pòig o bheul grasmhor ;
Mo gheallaidh ghnà dhuibh tha saor.

## EARRANN IV.

XLII.

O ! chàirdibh gaoil, bithibh dìleas ;
'S ar misneachd cri' biodh 'n is mo,
Tha 'n tam tionail tighinn direach
Ma 'r thubhairt am Pìobull, o 'n tos
'Na céud thoraidh chaidh iobradh
A cheana, 'n ìnnsibh na 'n slògh,
Ma 'r ghealla'ibh daignich tha 'g innse
'Na meill bhi naomha fadheoidh.

XLIII.

Tha Rìgh. tha Prionnsa deadh mhilidh
A nis 's na h-Innsibh tigh'nn bèo,
'S tha Diucaibh 's Morairibh siobhalt'
A gabhail taoibh ribh le deoin ;
'S do armailt' steighicht' ar Righachd,
Tha aireamh mhìlltean deadh sheoid
A teachd a dh' aoradh do Chriosd
Do 'n Eaglais Shaor ma 'r bu choir.

XLIV.

Tha 'na nithe 'so 'g innse
Gu'm bheil an tim teachd oirnn,
'S gu bheil bliadhna 'na saorsa
A teannadh ruinn 'na h-àrd-ghlòir ;
'S am bi gach Righachd 's an t-saoghal
An aonachd ghaoil 'na naomh shlògh,
A seinn làn aoibhneis na'n crì dha,
'S hosanna bhìnn ann na'm beoil.

XLV.

'Se nis an tìm dhuibh bhi saoithreach
Gu'n fhois, s gu'n sgìos, ach na'r duisg
Mar bha Daniel dileas,
Bu tric 'na shìneadh 's an smur ;
A leagh 's an Fhaidh Eremiah
Fior àm an libhrig bhi dlù ;
Tre'n d'fhuair e taisbeanadh cinnteach
Air aobhar aoibhneis 'o thurs.

XLVI.

Ach ge d' 's deurach do shuilibh,
'Nam frasibh dlù air do ghruaidh,
'S do thròm osna ri buireadh,
'S do chridhe tùrsach ri fuaim,
'S do chulaidh bhròin ort ri tùchan,
Saic èididh dùinnt ort 's an luaith'r ;
Thig do shòlas 'n gearr ùin ort
Aig iadhadh dlù ort mu'n cuairt.

XLVII.

Do dheoir tha'm buideal Iehovah,
'Sri t-osna bhroin tha chaomh chlùas ;
Ri glaodh na'm bochd tha e teo-chridheach
'S thig e ga'n comhnadh 'na thruas ;
A chum a furtachd 's am faicinn,
'S an dion o'n foìreigin chruaidh
'S gu'n togail suas ann a thròcair—
Dha fein bidh glòir 'na làn bhuaidh,

XLVIII.

'N ti ghradhaich naimhdean a ghlòire ;
Le fhuil a dhortadh 'na thrùas,
'S thug gràdh na'n airc do mhic shròthail
A teachd le pòig thuc' gu'n ghruaim ;
'S nach saor e chéile 'sa h-oigridh
'S a ghaol dhith 'n comhnuidh do-ghluaist,
'S e dlu ri ciochan gu'n fhogradh
'S an oidhch is reota a ghaoth tuath.

XLIX.

So 'n tioghnadh ard nach tuig nàdar,
O ghloir cho aillidh ri neamh,
Gu 'n glùaiseadh airnibh 'na ghràdh e,
Gu teachd do fhasàch nan déur
A dh'fhulang bais ann na'n aite.
Fo mhasla nàir is mòr phéin
Gu 'n togail suas leis gu Paras,
Mar shéudan 's ailleagain fein.

L.

Nuair thig na cìnnich da ionnsuidh,
Theid Soisgeul druiteach na'm bùadh
Le cumhachd iompachaidh, 's dusgaidh
A ghairm na'n Iudhach o'n suain,
Gu Tarsus, Pul, is gu Tubal,
'S gu Lud, a lùbas gu cruaidh
Am bogha stailinn le dùrachd
Gu lot is ciuradh luchd fùath.

LI.

'S air feadh na'n criochaibh nach cuala,
Deadh iomradh 's fuaim an deadh sgeoil,
Bidh chomhar oillteil bheir luasgadh
Le iomaluaths air mòr slòigh;
'S a chuid theid as diubh o'n uamhas,
Tre gheill do 'n Uan ga'n toirt beò,
Bidh iad le'n iolachaibh luathghair
A seinn 's a luaidh air a ghloir.

LII.

'Se sin 'nuair chruinnich 'na braithrean
Bha feadh ma'm fasach fo neol,
'S air an sgapadh, 's air an sganradh
Fo dhuibhre bais 's dubh chéo;
A measg na'n cinneach, 's gach canain
Le'n d' mheasgaich iad le'n droch nòs,
Gu sliabh ro naomh na slainte
'S bidh 'n anama sasaicht' le sògh.

LIII.

Is bidh 'n toilinntin an comhnuidh
An cuilm ro shoghmhor nach tréig ;
Is ann an saibhreas a gloire,
Ni iad mòr bhosd gu'n fhein speis ;
'S bidh sìth mar abhainn ga'n comhdach
'S an àlach òg fo ghlan sgeimh,
Is glòir na'n cinneach s' na'n sloighibh
Mar shruth tìgh'n comhladh na'n déigh.

LIV.

'S bidh cuid mar Ephraim gu sàruichte,
Mar Dhaimh nach d' ghnathaich a chuing ;
Is iad a gul fo ghéur amhghair,
Fo smachd ga'n cradh 's iad ri caoidh ;
Ach innidh chùim na'n caomh airnibh,
Da'n leir an cnamhan bhi claoit,
Bheir e làn dearbhadh mu ghras doibh
'S air iochd gu brath nach pill.

LV.

'S bidh cuid dheth chusbairean gràidh-san,
A dh'ith 'na lathair aig feusd
'Sa bhuail droch ghalair thug bas orr',
Fo bholadh gràneil ro bhréun ;
'S an t-suil a ghuil as cionn Lasaruis,
Dha fein iad bu léir ;
'Se mhosglas suas le ùr-ghras iad
'S be'n t-iognadh ard e'm beachd cheud :

LVI.

'S bidh cuid mar Iob bha lan iomlan,
Coimhliont', 's co-chuimte ri lagh Dhé;
'Sa spuill Satan dheth 'n ionmhas,
Ga'n cur fo urchadaibh géur ;
'S na'n sgeig do'n cairdibh mu'n timchioll
Nach d' thuig run tiòm-chridheach Dhé ;
Ach gloir a ghrais rinn 'n iomchar
Bidh ard ri iomradh na'm beul.

LVII.

'S bidh cuid fo lotaibh nach fuilgte,
Ma'n bhòrd aig cuirm 'no aig feisd ;
Ach chum na'n dorsaibh a thilgeadh,
'S na madaidh 'g imlich an creuchd ;
Ach Aingle treùn bidh mu'n timchioll,
'S iad muinntir ionmhuim Mhic Dhé,
Is aiseag slàinte dhoibh cha'n iomrall,
Oir chuir iad muinghin 's an Léigh.

LVIII.

'S bidh cuid fo 'n eididhean dearbhte,
'Sa ruith na'n carbaid na'n deann,
Is iad na'n tréun fheara calma,
Nach pill le cealgairibh meallt';
Is diamhain naimhdean bhi sealg orr'
Le'n innleachd dhealbh o rùn fealls',
Is iad cho dian fo 'n cuid armachd,
Gu'n lot, 'sa marbhadh tro'n ceann.

LIX.

'S bidh cuid a marcachd each meanmnach,
Na'n léum a falbh 's nach dean maill,
'S nach gabh eagal ro armailt
Luchd breabadh dhealg le éud dàll ;
'San colg mar leomhannaibh garga,
Nach meataich fearg a droch namhaid,
'S bhéir buaidh tre fhulangais searbha
Le leumaibh garbh' an géur lann.

LX.

'S na'n rùith air muileidean ainmeil,
Le luath's chas ainmhidh nach màll
On Dioghaltair fola tha ga'n leanmhuinn
Le inneal marbhaidh na laimh.
A dh'ionnsuidh 'n didinn gu'n teancadh
'S an daighneach tearmuinn nach fànn.
Toirt gloir do'n ullachadh earbsach
A dhion an anama gu'n chall.

LXI.

'N sin deothalaidh sibhse gu sunndach
Do'n bhainne is sùghara bùaidh,
'S do mhìl fhallain is cubhraidh,
Do'n chridh bhruit tha fo ghruaim ;
Is luaisgear sibh air na glùinibh,
Le oran ùr is binne fuaim
Fo bhraonaibh blàth na'n gras ùraich
Chur smior is lughs anns na h-uain.

LXII.

A cùan neochriochnach na lànachd,
A dhullaich gràs dhuibh mar stòr,
A shileas fialaidh on airde
Air 'n d'thugadh dhuibh làn chòir ;
Bheir neart is spionnadh da'r cnamhan,
Bha brist lan fàillinn is léon,
Le'm fàs iad ùrail is làidir,
'S bheir taic da'r 'n airnibh le treoir.

LXIII.

Mar innidh theochridheach màthar
Da gineil graidh bhios fo leon,
Le clus is comhfhurtachd bhaigheil,
Bheir fois o amhghair dha 's fòir ;
Mar sin 'nuair dh'fhoilsichear gairdein
Ro neartmhor Ard Righ na glòir,
'N sin thig bhur fuasgladh o'n airde
Tre'n Spiorad ghrasmhor shior bheo.

LXIV.

Is deas-ginn cuaiche 'na ball-chrith,
'S 'na corruich gharg sibh cha 'nòl ;
Ach theid i 'n laimh luchd geur-leanmhuinn,
Bha cràdh bhu'r 'n anama 's ga'n leòn ;
'S bidh 'n leasraidh fànn fo mhor fharbhas,
S bidh cupan searbh dhoibh lan leòr,
Mar amhuinn theintich bidh fhearg dhoibh,
Nach mùch 's bidh 'n gairbh-shian ro mhòr.

LXV.

Bidh bhu'r gairdeachas dubailt,
Seallbhach ùr-ghràs duibh fein,
Ni dh'ibh gleachd-fheara siubhlach,
A ruith gu dlùth 's a bhlàr réis :
'S a mealtuinn lathaireachd a ghnuise,
A toirt grais a dhusgadh na'n ceud,
A chreachadh Shatain, toirt spuill dheth,
Is luchd mì-ruinn fo ghoidh ghéur.

---

THE

# CHRISTIAN'S FIRM BANK.

---

*By the Rev. Lachlan Mackenzie, of Lochcarron.*

---

I HAVE a never-failing bank,
  A more than golden store ;
No earthly bank is half so rich—
  How can I then be poor ?
'Tis when my stock is spent and gone,
  And I without a groat,
I'm glad to hasten to my bank,
  And beg a little note.

Sometimes my banker, smiling, says,
  "Why don't you oftener come ?
And when you draw a little note,
  Why not a larger sum ;
Why live so niggardly and poor—
  Your bank containeth plenty ?
Why come and take a one pound note,
  When you might have twenty !

"'Yea twenty thousand, ten times told,
Is but a trifling sum
To what your Father has laid up,
Secure in God, His son.'"
Since, then, my banker is so rich,
I have no cause to borrow;
I'll live upon my cash to-day,
And draw again to-morrow.

I've been a thousand times before,
And never was rejected;
Sometimes my banker gives me more
Than ask'd for or expected!
Sometimes I've felt a little proud,
I've managed things so clever;
But, ah! before the day was gone,
I've felt as poor as ever.

Sometimes with blushes in my face,
Just at the door I stand;
I know if Moses kept me back,
I surely must be damned.
I know my bank will never break—
No! it can never fail:
The firm—three persons in one God—
Jehovah—Lord of all!

Should all the banks in Britain break,
The bank of England smash—

Bring in your notes to Zion's bank,
You'll surely have your cash ;
And if you have but one small note,
Fear not to bring it in ;
Come boldly to this throne of grace—
The banker is within.

All forged notes will be refused,
Man-merits are rejected ;
There's not a single note will pass,
That God has not accepted.
'Tis only those beloved of God,
Redeem'd by precious blood,
That ever had a note to bring—
These are the gift of God.

Though a thousand ransom'd souls may say
They have no notes at all,
Because they feel the plague of sin,
So ruined by the fall :
This bank is full of precious notes,
All signed, and sealed, and free :
Though many doubting souls may say
There is not one for me.

Base unbelief will lead the child
To say what is not true ;
I tell the soul that feels self-lost,
These notes belong to you.

The leper had a little note—
  "Lord, if thou wilt, thou can!"
The banker cashed his little note,
  And healed the sickly man.

We read of one young man, indeed,
  Whose riches did abound;
But in the banker's book of grace
  This man was never found.
But see the wretched dying thief,
  Hang by the banker's side,
He cried, "Dear Lord, remember me!"
  He got his cash—and died.



Lovell and Gibson, Printers, Toronto.

